6. 8 (4).

# CARAID A' GHAIDHEIL.

A Discourse on the Life of the Late

REVEREND

## NORMAN MACLEOD, D.D.,

Of St. Columba Parish, Glasgow, Dean of the Chapel Royal, &c.,

DELIVERED IN ST. COLUMBA CHURCH,

*Locheil, Glengary, Canada, on the 19th April, 1863,*

BY THE REV.

## JOHN DARROCH, A.M.

*Together with a Translation of an Extract from a Discourse on occasion of* DR. MACLEOD'S *death, by*

THE REV. ALEXANDER MATHIESON, D.D.

Of St. Andrew's Church, Montreal.

GLASGOW:
M. OGLE & CO., ROYAL EXCHANGE SQUARE,
AND
DAWSON & SONS, MONTREAL.
1863.

Price, One Shilling.

# CARAID A' GHAIDHEIL.

---

## SEARMOIN

AIR BEATHA AN OLLA URRAMAICH NACH MAIREANN,

## TORMOID MAC-LEOID,

*A bha 'na Mhinisteir ann an Sgireachd Chaluim-Chille, 'an Glascho.*

LEIS AN URRAMACH

IAIN DARACH, A.M.,

Ministeir Eaglais Chaluim Chille, an Lochiall, Gleann-garadh, Canada.

---

GLASGOW:

M. OGLE & CO., ROYAL EXCHANGE SQUARE,

AND

DAWSON & SONS, MONTREAL.

1863.

GU

# ANNA NIC-LEOID.

---

THA

AN CUIMHNEACHAN SO AIR BEATHA

'UR CEILE CAOMH NACH MAIREANN,

AN T-OLLA URRAMACH,

## TORMOID MAC-LEOID,

AIR A CHUR A MACH FO 'UR TEARMUNN-SE,

LE ROGHA DURACHD

AN UGHDAIR.

# SEARMOIN.

"M'athair, m'athair, carbad Israeil agus a mharc-shluagh."—
2 Righ. ii. 12.

Cò is urrainn an eachdraidh dhrùighteach so a leughadh gun chàileigin do dh'fhuathas. Tha thu 'faicinn fa d' chomhair an so am fàidhe naomh le 'fheusaig liath, fhada, a réir cleachdadh an àma sin, le 'chasan rùisgte, agus le fhalluing fhada 'ga chòmhdach. An còmpanas ri aon deisciobul mar charaid tha e 'gabhail air aghaidh o bhaile gu baile gus a bheil e na sheasamh air bruaich Iordain, a tha nis mar stairsnich roimhe, deich troidhean air doimhnead, agus a dheich uiread sin air leud. Tha e 'n sin a' gabhail 'fhalluing (samhladh a dhreuchd naomha) 's tha e 'ga filleadh còmhla 's a' bualadh nan uisgeachan; agus an sin tha iad air an roinn a null agus a nall, air chor 's gu'n d'fhuair an coisiche naomh slighe réidh thairis, gun bhonn a chois' a fhliuchadh. Uaithe so dh'imich e beagan air aghaidh, an còluadar r'a aon chompanach dìleas; ach feuch sealladh iongantach—carbad teine agus eich theine! Ann am priobadh na sùl sgaradh e féin 's a charaid o chéile, agus mar thanasg na h-oidhche chaidh am fàidhe as an t-sealladh. Fhuair e àite-suidhe anns a' charbad ghlòrmhor sin, *dealrach* mar theine, ach cha b' ann *loisgeach* mar theine, agus a bha 'samhlachadh làthaireachd nam bithean glòrmhor sin a tha 'n an "lasair theine," agus a chum frithealadh do dh' oighreachan na slàinte; agus an sin air sgiathaibh na cuairt-ghaoith tha e 'snàmh an àird le buaidh chaithream a dh' ionnsuidh an treasa nèamh. Tha 'n deisciobul aonaranach a nis a' geur amharc gu nèamh, gus an d' fhuair e 'n sealladh mu dheireadh d'a mhaighstir caomh, 's an sin fo fhuathas, iongantas, 'us throm mhulad, dh'éigh e le guth tiamhaidh, a ràinig cluas agus cridhe an leth-cheud fear-freiceadan a bha air mullach cnoic, "M' athair, m' athair, carbad Israeil agus a mharc-shluagh!"

B'e 'n neach a fhuair a' choimhideachd ghlòrmhor so gu nèamh, agus a fhuair slighe cho goirid agus cho buadhmhor do 'n ionad naomha sin, gun triall "trìd ghlinn dorcha sgàil a' bhàis," mar gach mac peacaich eile, saor o Enoch a mhàin—b' e 'n neach so Eliah, am fàidhe. Anns an atharrachadh mhiorbhuileach a thachair do'n duine le Dia so, agus anns na briathran muladach sin a chuir a mhac spioradail, Elisa, 'na dhéigh, anns an àm chomharraichte sin, gheibhte ni no dhà air am feudta leudachadh le buannachd d'ar leas spioradail air an àm so. Gu sònruichte mar a tha atharrachadh glòrmhor agus buaidh-chaithreamach Eliah 'na shamhladh comharraichte air aiseiridh Chriosd; agus mar a tha cumha brònach Elisa a' cumail a mach deadh bheusan Eliah, mar neach a bha do Israel, le 'ghliocas neamhaidh, le naomhachd a bheatha, agus le 'chronachadh neo-eiseamalach, 'n a thèarmunn 's 'n a dhìdein mar na carbaid-chogaidh 's mar mharc-shluagh nan claidhean loinnreach chum sgrios sios naimhdean an Tighearna. Dh'fheudta mar an ceudna bhi 'tarruing mar cho'dhunadh freagarrach anns a' chùis, an cùram a tha aig an Tighearna d'a shluagh féin, agus mar a dh'fhaodas an "stòirm" (oir 'se 'm focal sin is dlùithe do 'n Eabhra na *iom-ghaoth*) 'an àite aimlisg a chur orra, an iomain ni's dlùithe do nèamh. Ach ged a dh'fhaodadh an leithide so do smuaintean a bhi tarbhach, agus ged a dh'aidichear gu bheil iad ni's fhaisge do'n cheann-teagaisg n'an sgriob a tha romhainn an tràs, gidheadh 's e ar miann gabhail seachad orra aig an àm so, agus an àite sin seasamh le Elisa aig abhainn Iordain a' bhàis, 'sa nis agus a rithist ar guth muladach a thogail air son an aobhair cheudna a bh'aige-san, ag éigheach, "M' athair, m' athair, carbad Israeil agus a mharc-shluagh!"

Tha mi 'creidsinn, mo chàirdean, nach 'eil e duilich leibh a thuigsinn ciod e brìgh mo sgeòil dhuibh an diugh; agus cò e an t-athair spioradail sin air son am bheil sinn ri bròn, agus an carbad làidir, siubhlach sin a tha nis 'na stad. Tha mi 'làn chreidsinn gu'n robh sùil agaibh r'a leithid so do sgeul. Thug gaillionn a' gheamhraidh so gu'r n-ionnsuidh á tìr ar n-athraichean, sgeul sòluimte agus drùighteach is gann a theid air dichuimhn 'n ar measg-ne fhad 's a bhios ar cànainn aos-

mhor air mhaireann. A thaobh gu bheil an neach sin a tha 'n ar beachd cho urramach, agus an sgeul cho drùighteach, 's gann a ruigeas mi leas a ràdh gu bheil mi 'ciallachadh an laoich thréin sin, am fear-dùthcha bàigheil, an sgoileir fòghluimte, an diadhair naomha, am ministear dìleas, an Criosdaidh iriosal, 'us Caraid a' Ghàidheil—an t-Olla urramach, Tormoid Mac Leoid! B' esan an carbad làidir Israeil leis am bu ghnàth ruith a mach do'n chòmhrag air ceann feachd an Tighearna, agus le neart a chumhachd 's le faobhar a chlaidhimh a' sgapadh sios lé tur mhilleadh naimhdean Iehobhah. Is ann air a shon-san is cuibhe do gach mac fàidhe an cumha a thogail, agus do gach Israelach againne a bhreacan a reubadh mar shamhladh air a bhròn, agus éigheach a mach na dhéigh, "M' athair, m' athair, carbad Israeil agus a mharc-shluagh!"

Cha tric leinn, mo chàirdean, a leithid so do aobhar bhròin a bhi againn, a thaobh nach 'eil ar treubhan Gàidhealach ach mar *aireamh bheag* am measg fineachan an t-saoghail. Ach is ann air son a' cheart reusain sin a tha e 'tachairt gu mothaichear am buille ni's truime leinn 'n uair a thuiteas àrd-fhlath air an àrfhaich, agus gu'm bi cuimhne an laoich ni's buanmhaireannaiche 'n ar measg. Ach eadhon am measg nan treubhan beaga sin a tha 'g àiteachadh "Tìr nam Beann 's nan Gleann," dh'fhaodadh iomadh laoch tuiteam gun mhòran farum a chur a mach; dh'fhaodadh iomadh ministear diadhaidh, dìleas, agus cumhachdach tuiteam, agus tha iad a' tuiteam o bhliadhna gu bliadhna, gun an sgeul a dhol mòran ni's fhaide na'n sgìreachd sin anns an robh iad a' saoithreachadh. Ach cha 'n ionann sin 's do'n laoch mu'm bheil sin a nis a' labhairt. Bha esan àrd os ceann mhòran—bha cliù aige thairis air ceudan. Faodar esan a mheas aig ceann gach sgoileir agus ministear a tha 'cleachdadh Cànainn nam Beann, agus sin gun dìmeas sam bith air mòran do mhinistearan maith eile a tha cumhachdach agus saoithreachail anns a' chànainn sin; agus uime sin, cha 'n ioghnadh ged a ruigeas sgeul a bhàis am fad 's am farsuingeachd. C'àit air uachdar an t-saoghail am bheil an Gàidheal air nach ruig agus nach drùigh an sgeul? Am bheil cèarn air bith do Chanada cho iomallach

's nach ruig an sgeul so e ? Cò an t-aon do dh'eileanaibh na *St. Lawrence*, shìos an cois na tuine, nach cluinn e ? An dean an cogadh millteach, sam bheil fuil mhòran do na Gàidheil 'ga dòrtadh air machraichibh gainmhich *Charolina*, an sgeul so chumail a mach ? Am bheil garbhlaichean grianach *Australia* cho fad air falbh 's nach ruig an sgeul so air mic nan Gàidheal a tha 'stiùradh nan treud, no a' cladhach an òir ? Anns gach cèarna dhiubh so anns am bheil a' mhòr chuid do shliochd nan Gàidheal a' tuineachadh ruigidh an aobhar bhròin ; agus le so 'n am beachd 's leis an t-seann "Teachdaire Ghàidhealach," "Leabhar-nan-Cnoc," no "Cuairtear-nan-Gleann" nan làimh, fo aon speur 'g am bheil iad, 's i cainnt an cridhe, mar is i cainnt am beòil, "M' athair, m' athair, carbad Israeil agus a mharc-shluagh !"

Agus ann a bhi 'cur cainnt air an leithide so do smuaintean, mo chàirdean, tha làn fhios agam, ged nach 'eil mi ach ùine ghearr 'n ur measg, gu bheil sibhse aontaichte leam anns an ni so ; cha'n e mhàin na h-ochd teaghlaich fhichead sin agaibh anns an sgìreachd so a tha 'giulan ainm an diadhair urramaich nach maireann, agus d'am molainn a bhi "'n an luchd leanmhuin air-san eadhon mar a tha esan air Criosd ;" ach mar an ceudna gach fine eile anns an sgìreachd so a tha 'g aideachadh a bhi fo mhòr chomain do'n sgriobhaiche chomharraichte sin, a tha nis 'n a thosd, air son am fòghlum 'n an cainnt mhàthaireil. B' ann neo-thaingeil a bhiodh sibhse mata air son nan sochairean a fhuair sibh trìd-san, agus b' ann mi-chùramach a bhithinn-sa na'n leigeamaid an cothrom so seachad gun fhàth a ghabhail air *cloich bhig* a chàradh air càrn an fhir-dhùthcha dhìleis so a bha 'n a mheadhon cho comharraichte ann an laimh an Tighearna chum maith a dheanamh d'ar fineachan, ann a bhi 'lìobhadh claidheamh an Spioraid a chum aimlisg agus ruaig a chur air spiorad an dorchadais, agus an t-saorsa sin a thairgse dhuinn a choisinn Criosd, ar ceannard air ar son.

Ach mu'n labhair sinn mu na nithe sònruichte sin anns an robh an diadhair so comharraichte thar mhòran, agus o'n d'fhuair sinne buannachdan spioradail, faodar focal no dhà 'chur sìos mu eachdraidh a bheatha, agus

gach atharrachadh agus dol air aghaidh a bh'aige 's an Eaglais, gus an d' thàinig an t-atharrachadh deireannach sin a thug esan gu "làn-choimhthional agus eaglais nan ceud-ghin a tha sgrìobhta 's na nèamhan." Ach a thaobh eachdraidh a' bheatha 's duilich leinn aideachadh nach 'eil e 'n ar comas aig an àm so bhi cho mionaideach agus cho farsuing 's a bu mhaith leinn, agus nach 'eil an gnothach mòran air a cheartachadh le bhi 'feitheamh seachduinn an deigh seachduinn o'na chaochail e air son cunntas is farsuinge thar a' chuain. Ach tha mi'n dòchas nach téid mòran ùine seachad gus am faigh sinn làn riarachadh anns a' chùis so; agus gu'm bi mac ainmeil an fhir-nach-maireann, a laimhsicheas peann cho comasach air a dhùsgadh suas le gràdh dleasnach a chum *cuimhneachan* sònruichte a thoirt seachad air beatha 'athar, a bhios 'n a fhàileadh cùbhraidh—'na ionmhas luachmhor do dh'Eaglais Dhé. Agus a thuilleadh air so, tha dòchas agam nach leig e air di-chuimhn an fhiughair a th' aig na Gaidheil gu'm faicear eachdraidh beatha an deadh charaid air a toirt doibh ann an làn deise Ghàidhealaich; agus gus an tig sin, fòghnaidh am beagan a leanas :—

Bhuineadh an t-Olla Mac Leòid a thaobh sinnsearachd do shiol Leòid an Eilein Sgiathanaich, fine, mar a tha fios aig gach Gàidheal, a bha riamh lionmhor, measail, agus cumhachdach. Rugadh esan agus fhuair e àrach anns a' Mharairne, far an robh 'athair, Tormoid Mac Leòid mar an ceudna, 'n a mhinistear saoithreachail, dùrachdach ré dlùth air leth-cheud bliadhna; agus feudar ainmeachadh ann an so gu bheil a bhràthair-san mu'm bheil sinn a' labhairt, an t-Olla Iain Mac Leòid, 'na mhinistear ann an sgìreachd 'athar gus an là'n diugh. Ach a thaobh gu'n do labhair esan aon uair san ionad so "briathran na beatha so," cha ruig mi leas dol a dhearbhadh dhuibh gu bheil esan, ann an cur an céill a theachdaireachd, airidh air an treubh d'am buin e. Fhuair an t-Olla Leòdach bho 'athair caomh, mar a dh'fhaodar a thuigsinn, cothrom gus gach fòghlum fhaotainn a bhiodh feumail g'a ullachadh air son an àrd inbhe air an do ràinig e na dhéigh sin. Ach am measg gach sgoileireachd agus seòladh a bh'aige b' e 'n ni a b'fhearr 's a bu luachmhoire, an oidheirp dhùrachdach

a thug 'athair, le teagasg fallain agus eisimpleir dhiadhaidh, air a mhac òg a thoirt suas do Chriosd ; cha b' e mhàin gu aideachadh follaiseach a dheanamh air ann an làthair an t-saoghail mar mhuinntir eile, ach gu bhi na sheirbhiseach dha-san ann am ministreileachd na réite. Do Chriosd choisrig se e gu moch mar bheò ìobairt, agus spiorad Chriosd ghuidh e bhi 'g a stiùradh a chum na crìche so ; agus 's ann aig an t-saoghal a tha fhios mar a bheannaicheadh an oidheirp so, agus mar a fhuair an ùrnuigh so làn fhreagairt. Ach a thuilleadh air stiùradh 'athar chaoimh, agus fòghlum leabhraichean, faodar ainmeachadh gu'n robh e 'tasgadh suas aig an àm so *ionnsachadh do ghne eile*, a thug cumhachd sònruichte dha, mar fhear-teagaisg, na dhéigh sin. B' ann san àm sin, agus anns an sgìreachd àillidh dhùthcha sin, le beanntan 'us gleanntan, le monaidhean 'us sraithean, le uillt thormanach chiùin agus machraichean uaine, le cladach nan long r'a thaobh 'us lìonmhoireachd do dh'eileinean bòidheach a' sìneadh a mach m'a choinneamh—b' ann am measg nan cuspairean so a bha esan a' trusadh eòlas nàduir, agus a' faotainn beachd cho àrd agus cho mòralach air obair na cruitheachd trìd an robh e, na dhéigh sin, comasach air firinnean Spioraid Dhé a chur an céill le soilleireachd agus le taitneachd ; agus "mar sgrìobhaiche fòghluimte chum rìoghachd nèimh," gu'n robh e comasach air toirt a mach á 'ionmhas nithe nuadh 'us sean. Ar leam gu'm faic sinn a nis am balachan òg inntinneach sin a' sitheadh o àite gu h-àite, agus a' tasgadh suas gliocais o gach sealladh a chì e agus o gach fuaim a chluinneas e. Faic e air feasgar ciùin, àilidh, san òg Chéitein, 'n a sheasamh air mullach na beinne is àirde tha mu'n cuairt da, agus a' gabhail beachd air àilleachd 'us maise na cruitheachd, agus gheibh thu'n *dan naomh* a' dol a suas o 'chridhe blàth a dh' ionnsuidh an Ti ghlòrmhor sin a chruthaich gach cuspair mòralach a tha 'n a shealladh.* Faic e rìs air lorg a'

---

* A thaobh gu'm faod e bith gu'm bheil àireamh a leughas so nach fhaca riamh na sgrìobh an t-Olla Leòdach mu "*Shealladh o mhullach beinne ann an Earra-Ghaedheal, mu dhol fodha na Gréine,*" bheir sinn seachad e facal air fhacal :—

"O'n is cuimhne leam beathach no duine b'e mo thlachd a bhi

chìobair a tha 'g ionaltradh nan caorach mu'n cuairt air na cnocain bhuidhe, ghrianach, le'n 'uaineanaibh beaga a' mèilich 's a' mireag mu'n cuairt doibh ; agus gheibh thu'n sin e 'tasgadh suas samhladh mu'n dòigh

---

'siubhal nam beann ; agus is minic a ghabh mi sealgaireachd mar lethsgeul, chum an srath fhàgail, agus farsuingeachd a' mhonaidh a ghabhail fo m' cheann. Tha toileachas-inntinn r'a fhaotainn air mullach beinn àird, leis an t-sealladh fharsuing a tha uaithe air muir agus air tìr-mòr, nach feud gun àrdachadh inntinn' a dhùsgadh a tha air dòigh àraidh taitneach agus tarbhach. 'S ann uaithe so a tha e 'tachairt, gu bheil spéis mhòr aig gach aon do'n bheinn a's dlùithe do'n àite 'sàn d'fhuair e 'àrach,—bàigh a leanas ris fhad 's is beò e ; agus thigeadh e dhachaidh à Innsibh na h-àird an ear no'n iar, cha bhi e fada 's a' choimhearsnachd gun togradh a dh' ionnsuidh an àite anns an d'fhuair e, air leis, a' cheud bheachd air farsuingeachd an t-saoghail ; agus bi'dh e déigheil mar an ceudna air 'eòlas ath-ùrachadh air gach glaic agus coire a b'àbhaist da thaghal 'n a òige, 'n uair bu lùthmhor a cheum, agus a bu bheag a bha'n saoghal a' cur air a chridhe de chùram. B'àluinn an là ann an céitein an t-samhraidh, 'nuair a dh'fhalbh mi gun duine maille rium, le rùn fìor mhullach na beinne a ruigheachd, agus sealladh fhaotainn air dol fodha na gréine. Bha'n là 's an àm sin 'n a fhad agus 'n a bhlàthas : bha gach eun a' seinn aig beinn 's aig baile, agus obair na cruitheachd fo shòlas. Dhìrich mi o ghuala gu guala, o choire gu coire, gus an d'ràinig mi an t-àite 'san robh an àiridh ri m' cheud chuimhne : bha làraichean nam bothan fathast r'am faicinn ; bha crò nam meann 'na tholman uaine, an t-sòbhrach 's an neòinein a' fàs air. B'aighearach an sùgradh a b'abhaist a bhi 'n so moch-thrath agus feasgar 'an àm bleodhan na spréidhe. Bha 'n t-alltan beag a' siubhal gu sèimh troimh 'n àilein, le torman cho tùchanach 'sa bu ghnàth leis. Shuidh mi car tamuill air a' bhruaich ag iarraidh fionnachd 'na bhraonaibh tlàtha. Cha deachaidh mi seachad air aon tobar a chaisg ìota m' òige gun fheuchainn, no air eas no leum-uisge gun seasamh air an cùl a dh' fheuchainn an robh cho liutha bogha-frois r'a fhaicinn 'sa b'àbhaist. Mar so chaidh mòran do'n latha seachad, ach ràinig mi fa dheireadh mullach na beinne. Shuidh mi 'm fasgadh an liath-chùirn a bh'air a mullach, agus dh'amhairc mi air an dùthaich mu'n cuairt,—

"B' àluinn a beinnean 's a srathan ;
B' eibhinn dath a gleanntan."

Bha tir-mòr na duthcha ri m' chùl, ach bha mach calg-dhìreach m'am choinneamh a' chuid 'bu mhò a dh'Innse-Gall, an cuan mòr le 'chaoil 's le 'loingeas, agus a' ghrian ghlòrmhor féin a' tèarnadh o àirde nan speur ann an àilleachd an fheasgair.

Cha robh eilean eadar Caol-Ile mu dheas, agus an Caol-Sgiathanach mu thuath ; cha robh sliabh eadar Beinn-an-òir 'an Diùra agus a Chul'inn ann an Eilein-a'-Cheò, nach robh gu soilleir a'm' bheachd. Bha I nan Deòraidh le 'làraichibh briste, ann an uaigneas sàmhach r'a thaic ; Stafa ainmeil le uamh' nan tonn mar dhùradan beag a mach air an fhairge ; Tirithe ìosal an eòrna,—Cola creagach,—Eig, le

anns am bheil an t-Ard bhuachaille a' gabhail cùraim d'a threud beag féin—a' giùlan nan uan 'n a uchd, agus ag iomain gu seimh na cuid a tha trom le h-àl. Tha gach suidheachadh agus aimsir a' cur an céill dha-

'Sgùrr ri speur,—'s an t-Eilean Sgiathanach, bàn-rìgh an iomlain; agus a mach air an cùl gu léir, ann an iomall na rìoghachd, an t-Eilean-Fada mar mhìle sgeir, ag éiridh air aghaidh a' chuain, smùid ghàirdeachais ag éiridh o gach aon diubh, 'n uair bha 'ghrian a' siubhal seachad os an cionn, 'gam fàgail mìle de mhìltibh 'n a déigh. Bu dìomhain oidheirp a thoirt air a' cho'-lion smuain a bha tarbhach, a dhùisg suas leis an t-sealladh so. Air a leithid so a dh'àm cha ruigear a leas an inntinn a chumail fo smachd. Bu shona a bhiodh daoine na'n giùlaineadh iad, am measg ùinich agus othail na beatha so, càileigin de'n aigne mhaith sin, a tha uaigneas agus sàmhchair a shàmhuil so do dh'àite a' tàrmachadh. Oir, gu cinnteach, mar is mò a thàirngeas sinn air falbh o iorghuill an t-saoghail so, 's ann is mò a ruigeas sinn air an fhonn spioradail sin, trìd am bheil an t-anam air a chur air ghleus gu co'-chomunn àrd a chumail r'ar n-Athair nèamhaidh. Na 'm bu mhath leinn blasad de'n aoibhneas so, cha bu neo-iomchuidh dhuinn air uairibh comunn an t-saoghail so fhàgail, agus a ràdh ris gach imcheist bhuaireasaich a bhuineas dha, mar thubhairt Abraham r'a òganaich, Fanaibhse 'an so, agus théid mise suas a thairgse na h-ìobairt.

Bha 'ghrian a' tèarnadh gu luath; bha dath an òir air aghaidh nan speur; bha a leadan àillidh cheana sa' chuan, agus an fhairge, mar gu'm b' ann, a' dùnadh mu'n cuairt dh'i. Is blasd' a' chainnt a chleachd Bàrd na dùthcha so féin, 'n uair bha'n sealladh so aige, math a dh'fhaoidteadh, o'n mhullach cheudna, mar a chi 'sinn ann an "Dàn Oisein do'n Ghréin 'an àm luidhe." Ach bu dall sinne mur gabhamaid beachd a b' àirde air an t-sealladh so na dh'fhaodadh esan fhòghlum o thuigse nàduir. An neach nach mothaicheadh o'n t-sealladh so, glòir an Tì naomha a chruthaich a' ghrian, agus a sgeadaich an saoghal le 'uile àilleachd, bu bhochd, gu dearbh, a chor, agus cha chulaidh-fharmaid a chridhe; oir, gu deimhin, bu ghlòrmhor an taisbeanadh a bha'n so air cumhachd agus maitheas Dhé. A bhi mothachadh do'n ghàirdein threun sin air am bheil an domhan crochta, a' fosgladh air an dara làimh dhiom dorsa na h-oidhche do'n ghréin, 'g a cur a mach a shoillseachadh taobh eile 'n t-saoghail, 's a dhùsgadh nam mìltean as an suain; 's a bhi 'faicinn a' ghàirdein cheudna a' togail na gealaiche dhuinne 'na h-àite, an robh e comasach gun éigheach a mach, Is glòrmhor thusa, O 'Dhe uile-bheannaichte! tha nèamh agus talamh làn de d' ghlòir, a Thighearna nam feart; tha thu 'toirt dhuinne gach beannachd 'n a thràth, agus cha 'n 'eil thu, air àm sam bith, 'gar fágail fo an-dòchas no dìth! Chaidh a' ghrian fodha, agus shaoileadh tu gu'n robh an saoghal a' caoidh; bha'n drùchd tròm, mar dheòir na h-oidhche 'na déigh, a' braonadh gu làr. Dh' fhalbh a' ghrian, ach bha fathast àirde nan speur air an òradh le 'gathan àghmhor, a' lubadh a nuas gu fann fathast air an t-saoghal, 's 'ga bheannachadh le eadar-sholus an anmoich. Bha'n ceò a' sgaoileadh sìos air an leachduinn, agus bha 'n t-àm dhomh nis am monadh fhàgail. Bu

san gliocais. Tha 'n *t-Earrach*, le 'ghuth ciùin, blàth, agus mar an ceudna le 'bheòthalachd, a' cur an céill an gnìomhachas 's an dìchioll is còir do'n pheacach a dheanamh ann am maduinn na beatha, 'n uair a tha 'n cridhe fhathast maoth, agus a tha Grian na fìreantachd a' dealradh le slàinte 'n a sgiathaibh. Tha 'n *Samhradh*, le 'chòta gorm, maiseach, le 'fhàileadh cùbhraidh bho gach craoibh, preas, agus flùran—an sòbhrach-an buidhe a' cinntinn 'am bruach an uillt, agus an neòinean bàn anns a' mhachair—a' teagasg dha-san mu fhàs agus mu shoirbheachadh a' chreidmhich. Cha 'n ann an dìomhain a tha e 'toirt fa'near mar a tha an seillein caol, sreannach a' solar na meala o bhàrr an fhraoich dhosraich, agus a tha 'n seangan, fear-cronachaidh an lunndaire, gu dichiollach a' tasgadh suas a stòir—mar a tha 'n uiseag shunndach ag éiridh suas sa' mhaduinn mhoich, le 'ceileir binn, gu àirde nan speur, agus mar a tha 'n gobhlan-gaoithe a' deanamh a nid, 's aig an àm iomchuidh, mu'n tig an dùdlachd, a' gabhail a thurais do thìr chéin, ghrianaich, 's a' pilltinn a rìs, mar a ni 'Chuthag, 'n uair a thig am blàth's. Tha'n *Fogharadh* le 'thoradh trom, 's le 'sguaban òrbhuidhe a' cur an céill mu'n toradh is còir do shìol na beatha thoirt a mach anns an anam. Tha'n duilleach ruadh a tha cheana 'tuiteam bhàrr nan craobh a' togail fianuis leis an Fhàidhe a tha 'g ràdh, " Seargaidh sinn uile

---

bheannaicht' an t-sàmhchair a bha mach air feadh an domhain ; bha còrr fhuaim ann, ach cha bu chulaidh-eagail no uamhais iad,—torman nan allt, mar bha iad a' tuiteam leis an aonach o chreig gu creig,—sgriach na h-iolaire, 's i 'g itealaich air bile na creachainn, ag iarraidh a h-àil air an aisridh chorruich ; an fheadag ghuanach o thòm gu tòm ; gogail a' choilich-ruaidh 'g am dhoichioll o'n bheinn ; a' chearc a' gairm a h-àil fo 'sgéith, agus miogadaich nan gabhar ag iarraidh nam meann. O ! cia lìonmhor mìle beò-chreutair air feadh an t-saoghail, smuainich mi, a tha 's a cheart àm so a' dol gu tàmh fo shùil-choimhead an Fhreasdail sin a bha 'faireadh thairis orra, agus a dh' uidheamaich àite tàimh do gach aon aca fa leith. Tha sùilean nan uile ort, O ! Dhé ; tha thu toirt doibh gach sochair 'n a thràth. Agus ma tha Dia mar so a' buileachadh orrasan na h-uiread de chùram, an dean e dearmad air mac an duine ? " Feuch," a deir Criosd, " eunlaith an athair ; cha chuir iad, agus cha bhuain iad, agus tha Dia 'g am freasdal ; agus nach fearr sibhse gu mòr na iadsan ? " Eisd so, O ! thusa air bheag creidimh : giùlain na smuaintean so leat do d' leabaidh : earb thu féin ri Dia, leis an dòchas a tha 'g éiridh uatha, 'us bithidh do chadal taitneach.

mar an duilleach." Tha 'n *Geamhradh* gruamach, ùdlaidh, le 'oidhche fhada 's le latha goirid, le 'chrannaibh loma 's le fheadalaich fhuair a' toirt sanus druighteach gu deasachadh 'na thràth, mu'n tig na droch làithean, agus mu'n druid na bliadhnachan, anns an abair thu, Cha'n 'eil tlachd agam annta. Air gach ni dhiubh so bha 'm balachan òg a' sealltuinn le *suil* an Fheallsanaich, ach le *tuigse* a' Chriosduidh, agus 'g an tional uile suas, mar ann an tigh-stòir, a chum feum a' Mhaighstir.

Ach gun a bhi fuireach ni's fhaide air a' cheann so, faodar a ràdh mar an *dara ceum* ann am beatha an Olla Leòdaich, gu'n do roghnaich e mar àitean ionnsachaidh na colaisdean a b' àirde ann an Albainn, b' iad sin Glacsho agus Dunéideann, (oir bha e 'fòghlum anns an dà àite) agus anns na h-Oil-thighean so faodar a bhi cinnteach gu'n robh a' chùrsa mar sgoileir a réir a' chothroim a fhuair e agus an tàlann sònruichte agus na buaghan nàduir a chaidh a bhuileachadh air. Fhuair e troi 'chùrsa ionnsachaidh aig àm fior òg, agus air dha cead searmonachaidh fhaotainn ghairmeadh e gu bhi na fhear-cuideachaidh le ministear sgìreachd Chillebhreanain, fo Sheanadh Earraghàidheal ; ach cha robh e fada san àite sin an uair a dh'fhosgail sgìreachd fharsuing dha, agus chuireadh an cudthrom uile air a ghuailnibh leis féin. Thachair so anns a' bhliadhna 1808, an uair a chaochail an duine ainmeil agus cliùiteach sin a bha cho feumail na latha, an t-Olla Iain Mac-a'-Ghobhann, a bh 'ann am baile Cheann-loch Chille-Ciaran. Chaidh dorsan na h-eaglaise mòire sin air an robh Diùc Earraghàidheal na Fhear-taice fhosgladh do'n t-seirbhiseach sin a gheibhte freagarrach agus comasach air an uallach mhòr so a ghiùlan. Chuir Righ Shioin an t-uallach air guailibh a' ghile òig fhlathail so, air am bheil sinn a nis a' labhairt, an uair nach robh e fathast ach ceithir bliadhna fichead a dh'aois. Ged a dh'fhaodadh esan a bhi fo ghiorag na leithid so do chàs, o gheur-mhothachadh air a leanabas fein, agus air a chion gliocais a chum stiùireadh sluagh cho mòr, gidheadh tha e làn shoilleir, mar a nochd deireadh na cùise, gu'n d'thug an Tighearna neart agus misneach dha, 's gu'n do

bhean e r'a bheul mar ri Ieremiah o shean, ag ràdh ris, "Feuch chuir mise mo bhriathran ann ad bheul." Fo chumhachd an ungaidh so ghabh e air aghaidh a' saoithreachadh, agus cha b' ann gun toradh, anns an earrainn so do'n fhion-lios ré shea bliadhna deug, fo mheas aig na h-uile, agus fo chaidreamh caomh agus bràithreil aig a shluagh féin.

Ach aig ceann na h-ùine so b'fheudar am bann càirdeil so chur fa sgaoil. Anns a' bhliadhna 1825 ghabh e gairm o eaglais *Champsie*, sgìreachd Ghallda, mu dheich mìle an ear air baile mòr Ghlascho, a dh' ionnsuidh an robh a chùrsa-san a' stiùradh uigh air n-uigh, amhuil mar am bradan o'n abhainn thana gus a' chuan mhòr, far am bi comas aige cluiche le 'uile neart. Anns an sgìreachd so dh'fhuirich an t-Olla Leòdach fad aona bliadhna deug; agus an sin, air do 'n urramach Maighstir Iain Mac Laurin a bhi air a sgaradh leis a' bhàs o eaglais Ghàidhealaich Ghlascho, nach robh san àm sin na h-eaglais sgìreachd, fhuair an t-Olla Leòdach gairm làidir agus aonaichte o'n choi'thional so gu teachd a shaoithreachadh nam measg, màr an neach a bu fhreagarraiche air an cuirte làmh anns an Eaglais. Agus ged nach robh an so ach *Caibeal*, 'se sin eaglais nach toir a suidheachadh guth labhairt d'a ministear ann an Cuirt Cléire, agus ged a bha 'ghibhtean-san barraichte mar an ceudna air son eaglais *Bheurlà* mar a bh'aige, fār nach biodh an t-uallach cho trom, mar a tha fios agaibh, riusan air am bheil mi-fhortan na "teanga dhùbailte," mar a their sin 'an *Canada*; gidhcàdh mheās "Caraid a' Ghàidhcil" gu'm b' e 'dhleasnas a' ghairm chridheil so a ghabhail chum a bhi 'na bhuachaille air a luchd-dùthcha féin, agus mar sin, cho fada 'sa bha 'na chomas, an treud càirdeil sin a chaidh fhuadach, mòran diubh leis an fhòirneart, á dùthaich an athraichean, a dhìon o gàch beud d' an robh iad buailteach ann an cuairt-shlugan a' bhaile mhòir sin. Anns an t-suidheachadh so gu sònruichte chite stiùradh Ceann na h-Eaglais agus a bheannachd, na chois. Thugadh esan air àghaidh ceum air cheum, agus o àite gu h-àite, gus an d' ràinig e 'n t-àite sin anns an robh a ghibhtean sònraichte anns an da chànain gu bhi air an cleachdadh le mòr éifeachd, agus

uime sin, o'n àite so cha d' atharraicheadh e tuilleadh, gus an dubhairt an t-Ard Bhuachaille ris fadheoidh, air da 'obair a bhos a bhi criochnaichte, agus an ceann sea bliadhna fichead do shaothair san sgìreachd so, "Thig a nìos an so." Am measg an t-sluaigh so bheannaich an Tighearn a shaothair gu ro mhòr. Chaidh mòran anamannan a chur ris an Eaglais spioradail gach latha. Nochdadh an toradh mar an ceudna o'n leth a muigh, ann an togail a suas na h-eaglais so nach robh ach 'na *Caibeal* a mhàin, gu bhi na h-eaglais sgìreachd, fo ainm an Naoimh ainmeil sin a thog suas lòchrann an t-soisgeil do na Gàidheil anns na linntibh dorcha chaidh seachad, agus a b' airidh a nis air 'ainm a chumail air chuimhne le sliochd nan Gàidheal 'an Glascho gach uair a rachadh iad a stigh a chum aoradh an Tighearna air dorus "Eaglais sgìreachd Chaluim Chille." Agus nach fhaod mi chur 'n ur cuimhne, mo chàirdean, san dol seachad, mar a tha'n t-ainm ceudna a roghnaich sibhse air son 'ur n-eaglais ùire a' togail fianuis gu bheil sibhse a' gabhail ris an t-soisgeul a shearmonaicheadh le Calum Cille, agus a' cur an céill 'ur taingealachd air a shon gach uair a sheasas 'ur casan anns an ionad so, agus gu bheil e 'g agairt uaibh laoidh mholaidh do Dhia 'ur n-athraichean am feadh a chi sibh mòran d'ar luchd-dùthcha mu'n cuairt duibh a' cunntas am paidrein 'an Gàilig, agus a' lùbadh an glùn aig altair Mhuire.

Ann an sgìreachd Chaluim Chille, mar a thuirt sinn cheana, chuir an t-Olla Leòdach seachad na sea bliadhna fichead mu dheireadh d'a shaoghal. 'S an àm an d' thàinig e do'n sgìreachd so bha e ro iomraiteach—bha grian a bheatha aig àirde nan speur. Choisinn 'àrd fhòghlum agus a sgrìobhaidhean, a theagasg fallain agus a chaithe-beatha cothromach dhasan do mheas o 'chomh-bhràithrean anns a' mhinistrealachd 's gu'n d' fhuair e air a' cheart bhliadhna so, 1836, an ceum meas is àirde ann an Eaglais na h-Alba, b'e sin a bhi 'na Cheann-suidhe air Ard Sheanadh na h-Eaglais, air dhith a bhi cruinn ann an Dunéideann; agus cha 'n ioghnadh ged a chomharraich a' Bhanrigh'nn a mach esan mar aon d'a ministearan-teaghlaich, 'n uair a bhiodh i air a cuairt shamhraidh ann an dùthaich nam

beann—dreuchd a ghleidh e fhad 's bu bheò e, le làn riarachadh do'n Bhanrigh'nn. Cha b' e mhàin gu'n do dhearbh i meas mòr a bhi aice air an Olla Leòdach fhad' s bu bheò e, ach nochd i a comh-fhaireachdainn r'a theaghlach an déigh a bhàis. Cha luaithe ràinig sgeul brònach a bhàis an lùchairt rioghail ann an Lunnainn na chuir a' Bhanrigh'nn litir a dh'ionnsuidh an teaghlaich thùrsaich anns an robh càirdeas, comhfhulangas, agus caomhalachd chriosduidh air an taisbeanadh gu pailt. Cha b' ioghnadh ged a bha aige-san a choisin mar so deadh-ghean dhaoine maith' agus àrd-fhlaithean Bhreatuinn, a thuilleadh air spéis gach coimhthionail a bha riamh f'a chùram, deadh-ghean coimhthional eaglais Chaluim Chille, am measg an robh e nis air a shuidheachadh. Thachair e dìreach mar a dh'fhaoidte fiughair a bhi ris, oir anns a' bhliadhna 1858, chuir iad latha air leth mar latha gàirdeachais, agus mar chuimhneachan sònraichte air an fhreasdal ghràsmhor sin a chaomhainn an t-Olla Leòdach gus am fac e leth-cheud bliadhna mar mhinistear an t-soisgeil. Cha b' e mhàin gu'n robh 'choimhthional féin agus mòran a thuilleadh a bhuineadh do dh'Eaglais na h-Alba a làthair, ach mar an ceudna àireamh mòr o eaglaisean eile do chaochladh aidmheilean. 'B e so latha greadhnachais a bha ro thaitneach dhoibhsan, agus a tha ro ainmig a' tachairt ann an cùrsa beatha ministear 's na làithibh so.

Ach o'n àm so thòisich grian a bheatha air dol fodha, agus cò dh'fhaodas a ràdh nach robh an t-àm freagarrach, no a ghearan nach fhacas i ré ùine mhòr. Agus a thaobh a bheatha a bha ro fhada agus ro chomharraichte ann an seirbhis an Ard Mhaighstir, nach fhaodadh an naomh so a bhi 'faotainn freagairt d'a ùrnuigh, mar Shimeon aosda, "A nis, a Thighearn, a ta thu a' leigeadh le d'sheirbhiseach siubhal an sìth, a réir t'fhocail." Ann an sìth agus an sàmhchair rinn esan triall fadheòidh, làn làithean agus saothair, aig ceann réis mhòir nan ceithir fichead bliadhna gu h-inbhe aon, agus aig ceann ceithir deug 's dà fhichead bliadhna ann am ministrealachd an t-soisgeil. Seadh, chaidh a ghrian-san fadheòidh as an t-sealladh, ach cha b' ann fo smal; oir amhuil a théid a' ghrian fodha 'na h-uile ghlòir, 'an ciaradh an fheasgair, air cùl bheanntan àrda

na Marairne, gu h-éiridh a rìs le boillsgeadh dealrach na h-ùr mhaduinn a chum soillseachadh dhùthchaibh céin, mar sin chaidh a ghrian-san fodha á sealladh an t-saoghail so, ach a chum éiridh a rìs le dealradh a's glòrmhoire 's is buan-mhaireannaiche, ann an ionad na soillse sin a dh'ionnsuidh an robh carbad dealrach an fhàidhe a' triall, agus far nach cuir dubh-neòil an fheasgair, no ciaradh an anamoich a chaoidh brat-sgàil thairis air "glòir Dhé agus an Uain," a tha 'dòrtadh mu'n cuairt boillsgeadh glòrmhor agus slàinteil air na "naoimh 'san t-solus," gu saoghal nan saoghal. Agus ri linn dhàsan dol as an t-sealladh ghairmeadh aire mhòran fhianuisibh, d'an robh e na mheadhon beannachaidh ré a bheatha, agus o àrd agus iosal, o òige 's o shean aois—o'n Bhanrigh'nn air an righ-chathair gu ruige banntrach bhochd bothan a' ghlinne, chaidh an t-aon chumha tùrsach a suas an déigh an fhàidhe, "M' athair, m' athair, carbad Israeil agus a mharcshluagh!"

II. Ach mu bheatha an Olla Leòdaich, o thoiseach gu deireadh, cha-n'eil e 'n ar comas, agus math a dh'fhaoidte nach biodh e freagarrach a bhi ni's mionaidiche air an àm so; ach a réir tomhas ar fiosrachaidh anns a' chùis tha e freagarrach a bhi 'g ainmeachadh a nis nan dearbh-nithe sin anns an robh esan *comharraichte* thar chàich, agus tre an robh e 'na mheadhon beannachaidh do dh' Eaglais na h-Alba, gu sònruichte do'n earrainn bhig sin dith a tha 'g aoradh do Dhia ar n-athraichean anns a' Ghàilig; agus is còir aideachadh 'an so gu bheil sinn fo fhiachaibh a thaobh an eòlais is cinntiche a th' againn mu'n chùis so do aon do fhìor-chàirdean an diadhair nach maireann, a bha eòlach air riamh o 'òige.

(1.) 'Se cheud ni a dh'ainmicheas mi mu'n Olla Leòdach gu'n robh e 'na shàr sgoileir. Cha bhiodh fiughair againn ris an atharrach o neach aig an robh ceann maith agus inntinn thogarrach mar a bh'aige-san; agus gu sònruichte neach a fhuair cothrom ionnsachaidh cho maith 'sa fhuair esan, araon ann an tigh 'athar 's ann an Ard Oil-thighean na h-Alba. Cha b'ann 's a' Ghàilig a mhàin a bha 'fhòghlum a' comh-sheasamh: anns a' Bheurla mar an ceudna bha e comasach

air an fhirinn a chur an céill le cumhachd agus snasmhoireachd nach b' urrainn gun taitinn ris gach neach. Cha b' ìoghnadh idir ged a tharruing e àireamh mòr do dh' uaislean 's do mhaithean Ghlascho, a thuilleadh air cuid do'n luchd-teagaisg is àirde sa' Cholaisde, gu feitheamh air aoradh an Tighearna ann an eaglais Chaluim Chille. Bha 'eòlas air na ceud chànainean, 's iad sin an Eabhra agus a' Ghréigis, anns an robh an t-Seann Tiomnadh agus an Tiomnadh Nuadh air an sgrìobhadh air tùs, mar an ceudna airidh air neach a bha gu Focal an Tighearn a mhineachadh do'n t-sluagh. Agus mo chàirdean, nach mòr is fhiach neach a bhi comasach 'na leithid so do dh'fhòghlum? Nach beag t'earbsa anns an neach sin mar fhear-stiùraidh a tha neo-sgileil anns na ceud chànainean? Nach beag earbsa bhiodh agad anns a' bhàta sin nach do thogadh le làn shaor? Nach beag earbsa bhiodh agad san tigh sin nach do thogadh le làn chlachair? An eaglais sin a tha sibh a' togail cha'n earbadh sibh ri luchd-ceird a bhiodh aineolach air mar bu chòir a' chlach-stéidh' a leagail, na h-oiseinean a ghlasadh agus am fiodh a chur an àird a tha ris a' mhullach throm a cheangal 's a chumail suas: nithean cho cudthromach cha'n earb sibh ach ri làn luchd-ceird. Agus ni mò is còir togail teampull an Spioraid Naoimh earbsa ri neach ach rissan aig am bheil—a thuilleadh air stiùradh an Spioraid—fòghlum na litireach agus an t-eòlas air nithean nàduir trid am mìnich e briathran an Spioraid. Agus nach 'eil aobhar taingealachd againn, mo chàirdean, gu bheil Eaglais na h-Alba ann an Canada ag agairt nan ceart cheuman so air a luchd-teagaisg, agus mar so gu bheil i air leth air gach Eaglais eile, agus ged nach 'eil i ach òg agus car lag fathasd, agus ged a tha achaidhean an t-soisgeil làn abuich 's a' gairm air na buanaichean an corrain a shàthadh a steach gun dàil, gidheadh tha 'n Eaglais, 'n a gliocais, a' cumail an luchd-saoithreachaidh òg air an ais o fhroiseadh an arbhair phrìseil, gus am fòghlum iad corran an t-soisgeil a chleachdadh le seòltachd agus cumhachd.

Ach b' ann gu sònraichte sa' Ghàilig a bha'n t-Olla Leòdach ro theòma mar sgoileir. So cha ruig sinn a leas dol a dhearbhadh. Tha fios aig gach Gàidheal

am fad 's am farsuingeachd air so. Mar do leugh thu cuid do leabhraichean Thormoid Mhic Leòid cha 'n 'eil t-eòlas air a' Ghàilig ach gann. Labhraidh a leabhraichean mata air a shon—o'n "Cho'-chruinneachadh" air son nan Sgoilean Gàilig, a chuir e mach air iarrtas Ard Sheanadh na h-Eaglais anns a' bhliadhna 1828, gus an Fhoclair mhòr sin anns am bheil a' Ghàilig a's gloine air a càrnadh a suas mar ionmhas òirdheirc a chum feum mhinistearan agus gach neach leis an àill an cànain mhàthaireil a chleachdadh leis gach uile fhiorghloine. Air son an Fhoclair choilionta so 's iomadh aon a thuilleadh air 'ur ministear a bheir am beannachd air Caraid a' Ghàidheil mar an neach a sholair am meadhon prìseil so a chum an eòlas air cainnt an òige ùrachadh, agus an deanamh comasach air soisgeul nan gràs a' mhìneachadh anns a' chànain a's fearr a thuigeas sibhse. Agus is ni a tha comharraichte a thaobh Gàilig an ùghdair so, agus a tha 'meudachadh a luach, gu bheil i so-thuigsinn do gach neach, anns gach sgìreachd agus siorramachd 'an Albainn, air chor 's gu bheil sgeulachd thiamhaidh nam mairtireach anns an Teachdaire Ghàidhealach 's ann an Cuairtear nan Gleann, cho drùighteach mu chnuic Chataobh 's a tha i air machraichean Ile. Agus a rìs tha i fuasgailte, snasmhor, so laimhseachadh, agus uile gu lèir saor o bhlas na Beurla —nithean nach urrainnear a ràdh mu Ghàilig iomadh ùghdar eile. Thug esan snas agus laight d' ar cànain a tha dòchas agam a ghleidheas e mar riaghailt stiùraidh do gach ùghdar eile, agus gu sònraichte do shearmonaichean an t-soisgeil. Do neach a bha mar so cho comasach anns a' Ghàilig cha b'iongantach ged a bha e furasda dha eòlas fhaotainn air cànainean eile aig am bheil dàimh rithe. Is ann mar so a bha 'chùis. Bheireadh an t-Olla Leòdach seachad solus na beatha maireannaich do'n Eirionnach bhochd, a tha 'g ùrnuigh ri Muire, 'na chainnt féin le fileantas agus cumhachd a bha cho iongantach do'n Eirionnach 's a bha'n fhirinn dhearbhta sin, nach 'eil ach "aon eadar-mheadhonair eadar Dia agus duine." D'a thaobh so rinn e sochair mhòr do na h-Eirionnaich agus chuir e comain shònraichte air an Eaglais Chléireachail *(Presbyterian)* 'an taobh-tuath na h-Eirionn. Air iarrtas agus fo

stiùradh Seanadh na h-Eaglais sin ghabh e os làimh Leabhar nan Salm eadar-theangachadh 'an ranntachd gu h-Iris (a' Ghàilig Eirionnach), agus le cuideachadh aon sgoileir a mhuinntir na dùthcha sin, *Mr. Connellan,* thug e 'n obair mhòr agus chliùiteach so gu crìch urramaich. 'An sin, leis an obair sgrìobhta so 'na làimh, chaidh e do Shasunn air son a clò-bhualadh. Tha e air aithris 'n uair a ràinig e Lunnainn 's a dh'iarr e cuideachadh a chum an obair a chur air a h-aghaidh, gu'n d' fheòraich aon do dh'Ard Easpuigean na h-Eaglais Shasunnaich dheth, ciod an diong'altas a bheireadh e seachad gu'n robh an obair air a toirt gu crìch cho firinneach agus cho coilionta 'sa bu chòir? Fhreagair esan gu neo-sgàthach, 's thuirt e, gu'n tugadh ainm an Olla Leòdaich. Dh'fhoghainn so, agus fhuair esan fàilt a's furan o Easpuigean mòra na h-Eaglais Shasunnaich agus o Chriosduidhean eile do gach aidmheil, agus thug iad uile an seachd beannachd air-san air son a shaothair luachmhor, agus rinn iad comh-ghàirdeachas maille ris anns an obair mhòir a thug e gu crìch. Agus ni b' fhearr na sin, ghabh Righ Uilleam IV. mar an ceudna ris le mòr chaomhalachd a thaobh na h-obair chliùitich so, agus gu toileach cheadaich e dha an Leabhar Shalm a chur a mach fo a thèarmunn ro òirdheirc féin.

2. Ach nam farraideadh neach ciod an ni is ro chomharraichte ann am beath' an Olla Leòdaich? theireamaid gu'm b' e a rùn do na Gàidheil. 'S ann dasan thar gach neach eile is dlighe, le còir shònraichte, an t-ainm sin, "Caraid a' Ghàidheil." Air dha-san a bhi 'n a shàr sgoileir Gàilig bha e leis a sin 'n a shàr Ghàidheal. Thug se e féin suas gu buileach do leas a luchd-dùthcha. B' ann air son am buannachd-san, araon aimsireil agus spioradail, a choisrig e 'bheatha, agus so mheas e mar a dhleasnas thairis air gach ni eile. B' esan a dh'fhaodadh a ràdh, mar a thuirt an t-abstol Pòl, "Ghuidhinn mi féin a bhi dealaichte o Chriosd, air son mo chàirdean, mo luchd-dàimh a thaobh na feòla." Is ioma Gàidheal aonaranach, bochd, a thàinig a nuas o bheanntan 's o ghleanntan na Gàidhealtachd a chum a chor saoghalt' a leasachadh anns a' Ghalldachd a fhuair cuideachadh, càirdeas a's stiùradh o 'n

Olla Leòdach; agus is iomadh aon diubh so, mar biodh esan, a bhiodh 'n an cobhartach do na mìltean buaireadh a tha 'coinneachadh air gach làimh 's a' bhaile-mhòr, agus a dh'fhaodadh a bhi air an tilgeadh a thaoibh mar an iùbhrach lag air a' chladach chreagach, 'n am masladh 's 'n am bristeadh-cridhe do na bhuineadh dhoibh. Ach cha b' ann air Gàidheil Ghlascho a mhàin a bha sùil a' bhuachaille so. Bha aire-san, mar dheadh Easpuig a' ruigheachd a' chinnich gu léir. Air a' chèarn is iomallaiche agus air a' ghleann is uaigniche sa' Ghàidhealtachd ràinig a' ghuth, a' chomhairle, 's a' chaoimhneas. B' e mhiann an cor a leasachadh a thaobh nithean aimsireil, 'n am fòghlum a thaobh nithean saoghalta, agus mar an ceudna a thaobh nithean spioradail. Air son nan trì nithean so chuir e gu minic e féin thuige. 'N uair a thàinig an nàmhaid ghuineach sin, a' ghort, uair agus uair a thoirt ionnsuidh air na Gàidheil bha esan ullamh a chum seòladh air falbh air son cobhair fhaotainn doibh. Anns na bliadhnachan 1836-7, 'nuair a dh'fhàilnich am Buntàta, an lorg sin as an robh na Gàidheil ag earbsa, chaidh esan, ann an cuideachd ri dà dhuin'-uasal eile, do Shasunn, agus chuir e 'n céill do dhaoine beairteach an taobh deas cor bochd a luchd-dùthcha air dhòigh cho drùighteach 's gu'n d' rinn e tional a thug fuasgladh àmail, a sgaoil aoibhneas nach bu ghann air iomadh gnùis dhubhaich. Agus a rìs deich bliadhna 'na dhèigh so rinn e an gnìomh cneasda ceudna a rithisd, agus mar so thug e uair eile aobhar do dh'ioma truaghan acrach ann am bothain a' ghlinne am mìle beannachd a thoirt air " Caraid a' Ghàidheil."

Agus a rìs faodar a ràdh gu'n robh a mhiann air son soilleireachadh inntinn a thoirt do na Gàidheil a' dol an cois a dhùrachd air son an cor aimsireil a leasachadh. D' a thaobh so faodar a ràdh gu'm b'e àrd mhaighstir-sgoile ar luchd-dùthcha, agus gu'm b' esan àite tuineachaidh an t-soluis o'n robh na pìoban a' dol a mach a' sgaoileadh an t-soluis feadh na Gàidhealtachd, amhuil a tha 'm baile-mòr air a shoillseachadh o'n aon ionmhas mhòr anns am bheil cungaidh an t-soluis air a tasgaidh suas. Agus cha'n abair sibh gu'm bheil an samhladh so tuilleadh is làidir, 'n uair a

chuimhnicheas sibh air gach oidheirp a thug e riamh anns an dòigh so; agus gu sònruichte 'n uair a bheirear fa'near gach saothair a chleachd e, 's gach leabhar a chuir e mach chum soilleireachadh a thoirt d'a luchd-dùthcha. Cò fhuair a bheag d'a àrach no d'a sgoil ann an Tìr nam Beann nach 'eil fo fhiachaibh do Charaid a' Ghàidheil air son a chuid fòghlum, bho 'n chiad leabhar a chuir e mach—b' e sin an "Co'-chruinneachadh" air son nan Sgoilean Gàilig anns a' bhliadhna 1828, gu "Fear-tathaich nam Beann" ann an 1848. Agus cò a chaith a bheag d'a làithean ann an "dùthaich na h-oidhch' fhada gheamhraidh," gun roinn do'n oidhche fhada sin a chaitheamh a' faotainn fiosrachadh feumail agus fearas-chuideachd thaitneach o'n "Teachdaire Ghàidhealach," o "Chuairtear nan Gleann," 's o "Fhear-tathaich nam Beann." 'S ann 's na Mìosachain so a chuir esan a mach, a leth-obair air a dhleasnas d'a sgìreachd, a bha'n teagasg a' dol air aghaidh, agus an inntinn air a soillseachadh le eòlas an t-saoghail, a bha 'g ullmhachadh an leughadair air son 'àite a sheasamh le barrachd feum agus meas, agus a bha 'toirt misnich dha a dhùthaich féin fhàgail agus dol do dhùthchaibh céin.

Agus mar a bheir mòran fianuis cha robh an t-Olla Leòdach di-chuimhneach air a luchd-dùthcha aig àm-dhoibh dùthaich an sinnseara fhàgail. Faic an long bhriagh ud a tha 'togail suas a bréidean geala ris an oiteig, agus a' tarruing a stigh a h-achdrach, am measg othail a's ùinich a tha 'cur an céill gu'm bheil i 'dol a sgoltadh nan tonn air taisdeal fada. Am measg an luchd-turais chi thu breacain a's boineidean o'n aithnich thu gu'm bheil an Gàidheal a' fàgail a dhùthcha. Tha deòir a' sruthadh gu frasach, càirdean air an sgaradh o 'chéile, agus mìle smuain throm, thiomhaidh, ag éiridh suas. Tha luasgadh nam boineidean mu'n cuairt trì uairean, agus an àrd-iolach a thog iad a' nochdadh gu bheil iad a' fàgail beannachd shiorruidh aig na cnocain bhòidheach sin air an tric a shaodaich iad an spréidh, 's aig a' bheinn stùcaich sin, le badan ceò ag iadhadh m'a mullach mar gu'm biodh i nis a' deanadh comh-chaoidh—aig a' ghleann àillidh sin, dosrach le mìle blàth, agus ceòlmhor le torman an uillt, a tha

nis mar gu'm b' ann ri tuireadh cianail air son na tha 'falbh, agus aig an eaglais nach téid gu bràth air di·chuimhn' mar an t·àite gràdhach anns an cual iad gu minic mu'n ionad aoibhneach sin anns

" An coinnich sinn na sgaradh uainn,
'S nach dealaich sinn ni's mò."

Agus mar an ceudna an cladh, le 'tholmain uaine fo'm bheil an dàimhich 'nan luidhe 'an suain a' bhàis, agus far an robh fiughair orrasan am biodh an cuirp féin air an càradh. Ach tha neach àrd, flathail, agus urramach 'n am measg, le cneasdachd a's caomhalachd 'na ghnùis, le trusgan a tha 'cur an céill a dhreuchd, agus le briathran gràdhach a tha 'g innseadh gur fear-comhfhurtachd e. Air an neach so tha gach sùil a' beachdachadh troimh na deòir—tha e 'labhairt le dùrachd agus bàigh ris na h-eilthirich bhrònach. Tha e 'cur 'n an cuimhne gur coigrich agus luchd-cuairt iad ann am fàsach na beatha so, agus gur feumail dhoibh a bhi 'deanadh greim, le làn chreidimh, air an Fhear-stiùraidh sin a threòraicheas iad gu tearuinte do'n Chanàan nèamhaidh, far nach bi dealachadh ni's mò. Tha e 'toirt misneach dhoibh le beachd air làthaireachd an Uile-chumhachdaich a tha 'riaghladh nan siontan, agus aig am bheil a shlighe anns an doimhne mhòir, agus a ghleidheas slighe an fhirean troimh chuantaibh stoirmeil na beatha so, gus an ruig iad an caladh àghmhor sin far am bheil sìth agus sàmhchair shiorruidh. Tha e 'toirt rabhadh dhoibh mu gach buaireadh d' am bi iad buailteach anns an dùthaich chéin a dh' ionnsuidh am bheil iad a' dol, agus a' sparradh orra iad a leantuinn dlùth ris an Tighearna le làn rùn cridhe, agus a' sìor bhuannachadh 'na sheirbhis gu crich an turais anns an fhàsaich so. Agus an sin, le guth na Salm binn a thogail suas do'n Tighearna sna briathran milis sin,

" 'Se Dia féin is buachaille dhomh," &c.

agus le ùrnuigh dhùrachdaich ris an Ard-bhuachaille chum am beannachadh, an stiùradh, 's an gleidheadh tre Chriosd gu a rioghachd shiorruidh ghabh e 'chead diubh ; agus le ùr mhisneach thug iadsan an aghaidh

air an dachaidh ùir. B' e an neach urramach so Caraid a' Ghàidheil, agus cha b' ann aon uair a mhàin ach gu minic a thachair na dh'ainmich mi; agus cha 'n 'eil an so ach aon dòigh air an robh esan a' cur air aghaidh buannachd a luchd-dùthcha.*

---

* A chum fiosrachadh aon air bith d'ar luchd-dùthcha nach do leugh riamh an cunntas a thug an t-Olla Leòdach mu "*Long mhòr nan Eilthireach*" bheir sinn seachad e ann an so. C'à' bheil an Gàidheal, aon chuid a thàinig thairis air a' chuan mhòr no tha fhathast 'an Tìr nam Beann, nach d' fhiosraich na faireachdainnean ceudna 'an àm dealachadh r'an càirdean? [Faodar ainmeachadh 'an so gu'm bheil sgrìobhaidhean an Olla Leòdaich 'g an cur an clò as ùr, maille ri eachdraidh a' bheatha, agus gu'm faighear iad an aithghearr r'an ceannach o fhear reic na Searmoin so.]

"Air pilleadh dhomh air m' ais o I Chalum Chille, thàinig sinn, air an aon fheasgar shàmhraidh a b' àillidh a chunnaic mi riamh, do dh' àite tèaruinte, fasgach, a tha 'an ceann mu thuath an eilein Mhuilich. Air leam nach faca mi cala loingeis idir a tha air a dhìon o éiridh fairge agus o chumhachd stoirme mar tha e. Tha eilean fada caol 'g a chuairteachadh air an taobh a muigh, a' sgaoileadh a sgiathian gu càirdeil mu'n cuairt air gach soitheach beag agus long a tha 'g iarraidh fasgaidh 'n a thaic o dhruim a chuain, no 'tha 'feitheamh ri sìd mara gus an rugha-mòr a ghabhail. Air an làimh dheis mar a chaidh sinn a stigh, tha'm fearann ag éiridh gu corrach, cas. Bha sinn a' seòladh ri bile nan creag, agus bha geugan nan craobh a' lùbadh dlùth dhuinn. Thàinig fàileadh a' bharraich oirnn air oiteig an t-samhraidh, agus bha mìle eun beag le'n ceileiribh binn a' seinn air gach preas, a' cur fàilte oirnn, 'n uair a bha sinn a' seòladh seachad orra gu réidh, sàmhach. Cha robh taobh a thionndaidhinn mo shùil nach robh 'n sealladh taitneach. Bha na beanntan àrda Mòrchuanach, 's iad uaine gu 'm mullach. Suaineart le 'chnocaibh 's le 'thulaichibh bòidheach; 's an Leathar-Morthairneach a' sìneadh uainn, a' deanamh gàirdeachas ann am blàthas an fheasgair shamhraidh. Aig ceann shuas a' chaoil chì mi

——" 'Bheinn àrd a's àllidh sgiamh,
Ceann-feadhna nam mìltean beann:
Bidh aisling nan damh 'n a ciabh,
'S i leaba nan nial a ceann."

An uair a dhlùthaich sinn a stigh, cha robh ri 'fhaicinn ach croinn nan loingeas, am brataichean a' snàmh gu fann ris an t-soirbheas; 's cha robh ri 'chluinntinn ach farum ràmh, 's torman nan allt 's nan eas, a bha 'tuiteam o iomad sgàirneach àrd, do'n chaladh a bha nis a' fosgladh gu farsuing romhainn. O thaobh gu taobh de'n tràigh, air an dara làimh, tha sràid de thighean mòra co geal ris an t-sneachd; 's gu grad air an cùl tha uchdach chorrach, chas, far am bheil an calltuinn, an caorann, agus an t-ùinseann a' fàs gu dosrach, co dlùth, dìreach os cionn nan tighean a tha fòdhpa, 's gu bheil an geugan, air leat, a' lùbadh m' am mullach. Air bràigh a' bhruthaich chi thu 'chuid eile de'n bhaile eadar thu 's am fàire, ionnus gur duilich dhuit

Mar so, mo chàirdean, air dòighean do àireamh choisinn an t-Olla Leòdach dha féin an t-ainm sin, Caraid a' Ghàidheil, agus cha b' ann le briathraibh beòil, ach le gniomh làimhe agus le saothair beatha. 'N uair

---

àit' a's bòidhche agus a's neo-chumanta fhaicinn. Ach 's ann a mach 's a' chaladh a bha 'n sealladh a b' fhiach fhaicinn ; na ficheadan soitheach eadar mhòr agus bheag, iomad eithear caol le'n ràimh uaine, a' bhìrlinn rìomhach le 'siùil gheala, 's an long-chogaidh le 'croinn àrda, 's le 'brataich rìoghail. Ach 'n am measg uile chomharraich mi aon long mhòr a thug bàrr orra air fad : bha iomad bàta beag a' gabhail d'a h-ionnsuidh, 'us mhothaich mi gu-n robh iad a deanamh deas g'a cur fa sgaoil. Bha aon duine leinn a thàinig oirnn aig cùlthaobh Mhuile, a's gann a thog a cheann fad an latha, a bha nis ag amharc gu h-iomaguineach air an luing mhoir so. "An aithne dhuit," thubhairt mi ris, "Cò i an long mhòr so?" "Mo thruaighe," a deir esan, "'s ann domh is aithne ; 's duilich leam gu bheil barrachd 's a b'àill leam de m' luchd-eòlais innte : innte tha mo bhràithrean agus mòran de m' chaomh chàirdibh a' dol thairis air imrich fhada, mhuladaich do dh' America mu Thuath ; agus is bochd nach robh agamsa na bheireadh air falbh mi cuideachd.

Tharruing sinn a nùnn gu'n ionnsuidh ; oir tha mi 'g aideachadh gu-n robh toil agam na daoine blàth-chridheach so fhaicinn, a bha'n diugh a' dol a ghabhail an cead deireannaich a dh'Albainn, air tòir dùthcha far am faigheadh iad dachaidh bhunaiteach dhoibh féin agus d'an teaghlaich. Cha-n'eil e comasach a thoirt air aon duine nach robh 's an làthair, an sealladh a chunnaic mi'n so a thuigsinn. Cha tig an là a theid e as mo chuimhne. Bha iad an so eadar bheag agus mhòr, o'n naoidhean a bha seachduinn a dh'aois gus an t-seann duine liath a bha trì fichead bliadhna 's a deich. Bu déistinneach ri 'fhaicinn an trom mhulad,—an iarguin inntinn,—an imcheist, 's am briseadh-cridhe a bha air an deargadh gu domhain air aghaidh na cuid' bu mhò dhiubh, a bha 'n so cruinn o iomad eilein agus earrann de'n Ghàidhealtachd

Bheachdaich mi gu h-àraid air aon duine dall, aosmhor, a bha 'n a shuidhe air leth, 'us triùir no cheathrar de chloinn ghillean mu'n cuairt da, a sheana ghàirdeanan thairis orra, iad a' feuchainn cò 'bu dlùithe a gheibheadh a stigh r'a uchd, a cheann crom os an ceann, 'fhalt liath agus an cuaileana dualach donn-san ag amaladh 'n a chéile, agus a dheòir gu tròm, frasach a' tuiteam thairis orra. Dlùth dha aig a chosaibh bha bean thlachdmhor 'n a suidhe ag osnaich gu trom ann an iomaguin bròin ; agus thuig mi gu-m b'e a fear-pòsda a bha 'spaisdearachd air ais agus air aghart le ceum goirid agus le làmhan paisgte. Bha sealladh a shùl luaineach neo-shuidhichte, agus 'aghaidh bhuairte ag innseadh gu soilleir nach robh sìth 'n a inntinn. Tharruing mi dlùth do'n t-seann-duine, agus dh' fheòraich mi dheth ann an caoimhneas cainnt, an robh esan ann am feasgar a làithean a' dol a dh' fhagail a dhùthcha? "Mise," deir esan, "a' dol thairis! cha-n 'eil! Air imrich cha téid mise gus an tig an imrich a tha 'feitheamh oirnn air fad ; agus an uair a thig, cò an sin a théid fo m' cheann do'n Chill?

a bheir sin fa'near gach dòigh air an robh esan a' strì ri maith a luchd-dùthcha chur air aghaidh, araon ann an nithean aimsireil agus spioradail, ré a chuairt fhada anns an t-saoghail so, agus a chuimhnicheas sinn gu'm

---

Dh'fhalbh sibh ! dh' fhalbh sibh ! dh'fhàgadh mise 'm aonar an diugh, gu dall aosda, gun bhràthair, gun mhac, gun chul-taice; agus an diugh, là mo dhunach, Dia 'thoirt maitheanais domh. Tha thusa, 'Mhàiri, mo nighean, m' aon duine cloinne, le m' oghachan geala, gaolach, a' dol gu m'fhàgail. Tillidh mis' an nochd do'n ghleann ud thall ; ach cha-n aithnich mi an làmh a tha 'g am threòrachadh : cha tig sibhse, a leanaba mo ghràidh, a mach 'an coinneamh an t-seann-duine : cha chluinn mi tuille briagail 'ur beòil ri taobh na h-aimhne ; 's cha ghlaodh mi tuille, ge nach bu léir dhomh 'n cunnart, Fuir'ibh air 'ur n-ais o'n t-sruth : 'n uair a chluinneas mi tabhunn nan con, cha leum mo chridhe ni's faide, 's cha-n abair mi, Tha mo leanaban a' teachd. Cò a nis a stiùras mi gu fasgadh an tuim, 's a leughas dhomh an Leabhar Naomh ? C'àit, an ath-oidhche, 'n uair a theid a' ghrian fodha, am bi sibhse, a chlann mo rùin ; agus cò a thogas leamsa laoidh an anmoich ?" "O ! athair," ars' an nighean, 's i 'dlùthachadh ris, "na bristibh mo chridhe." "Am bheil thu 'n so, a Mhairi," a deir e ; "c'àit' am bheil do laimh ? Thig ni 's dlùithe dhomh,—m' fheudail thu de mhnàibh an domhain, is sòlasach leam do ghuth. Tha thu 'dealachadh rium :—cha n 'eil mi 'cur iomchoir' ort, 's cha mhò tha mi 'gearan. Falbh, tha mo làn cheaḋ agad, tha beannachd do Dhé agad. Bi thusa, mar bha do mhàthair romhad, dleasnach. Air mo shonsa, cha-n fhada bhitheas mi : chaill mi'n diugh mo gheugan àillidh, agus is faoin an oiteag a leagas mo cheann ; ach fhad 's is beò mi seasaidh Dia mi : bha e riamh leam anns gach cruaidh-chàs, agus cha tréig e nis mi. Dall 's mar tha mi, tha e féin, buidheachas d'a ainm, a' toirt domh seallaidh air mo charaid a's fearr air a dheaslàimh, agus 'n a ghnùis is léir dhomh caomhalachd agus gràs. Tha mi 's a' cheart ám so a' faotainn neirt gràis. Tha 'gheallanna 'teachd dhachaidh gu m' chridhe. Feudaidh meanglain eile fàilneachadh ; ach cha searg craobh na beatha.—Am bheil sibh air fad làmh rium ?" a deir e : "éisdibh ; tha sin a nis a' dealachadh : tha sibhse a' dol do dhùthaich fad' as, agus is math a dh' fhaoidte mu 'n ruig sibh, gu'm bi mis' ann an dùthaich àrd-ghrianaich, far am bheil dòchas agam gu-n coinnich sinn fathast a chéile, far nach bi imrich no dealachadh a chaoidh : cha bhì ; oir cha n 'eil sannt no ciocras òir air nèamh. Bithidh sinn an sin gu siorruidh le 'chéile, agus gu siorruidh le Dia. Siabar gach deur o'n t-sùil, agus bithidh là a' bhròin thairis. Bithibh cuimhneach air Dia 'ur n-aithrichean, 's na tuitibh o aon deagh chleachdadh a dh' fhòghluim sibh. Moch agus anmoch lùbaibh an glùn, mar b' àbhaist duinn, agus togaibh an laoidh. Agus sibhse, mo leanaban, a bha mar shùilean agus mar luirg dhomh ; sibhse a shaoil mi a chàireadh am fòd gorm tharam, an éiginn duinn dealachadh ?—Dia a chuideachadh leam !"

Cha b' urrainn dhomh fuireach ni b' fhaide : bha gheola 'bha gus an seann duine a 'thoirt gu tìr a' tarruing suas ri cliathaich na luinge :

bheil esan a nis air a ghairm suas a chum "fois o 'shaothair," O nach iomadh neach feadh an t-saoghail fharsuing a leigeas ruith d'a smuaintibh muladach anns na briathran freagarrach sin, "M' athair, m' athair, carbad Israeil agus a mharc-shluagh."

---

chaidh iadsan a bha 'feitheamh air a dh'innseadh dha gu-m feumadh e falbh. Theich mi uatha: cha robh e ann am chomas a bhi 'm fhianuis air an dealachadh bhochd.

Ann an deireadh na luinge, bha buidheann dhaoine a thuig mi 'bu luchd-dùthcha, air an earradh; agus mhothaich mi o'n cainnt, gu-m b' ann o aon de na h-eileinibh tuathach a thàinig iad. Bha iad gu geur iomaguineach ag amharc a mach air son bàta beag a bha a' teachd a stigh an rugha fo shiùil 's fo ràimh. Co luath 's a ghabh i steach do'n chala, 's a rinn i air son na luinge, ghlaodh iad amach, "'S e féin a th' ann,—piseach air a cheann." Bha aon neach am measg nan daoine so a bha a réir coslais ni bu mheasaile na càch. 'N uair a dh' aithnich e 'm bàta beag so, chaidh e far an robh an sgiobair, agus mhothaich mi 'n sin gu-n do ghairmeadh orrasan a bha shuas anns na crannaibh, 's a mach air na slataibh-siùil, teachd a nuas; agus gu-n deachaidh stad air an uidheamachadh a bha 'dol air aghaidh chum an long a chur fa sgaoil. Dhlùthaich am bàta, dh' éirich seann duine àrd, uasal, dreachmhor a bha 'n a deireadh, agus le ceum daingeann, làidir, ged a bha 'cheann co geall ris a chanach, dhìrich e suas, gun chuideachadh sam bith, ri taobh na luinge. Chuir an sgiobair fàilt' air le mor urram. Dh' amhairc e mu-n cuairt da, agus gu grad mhothaich e 'bhuidheann ghaolach a bha 'n deireadh na luinge, agus ghabh e g'an ionnsuidh. "Dia bhi maille ruibh," ars' esan, 'n uair dh' éirich gach aon diubh, le 'bhoineid 'n a làimh, a chur fàilt' air. Shuidh e 'nam measg; air an luirg a bha 'n a làimh, leig e car tamuill taic a chinn; agus mhothaich mi gu-n robh na deòir mhòra a' sruthadh a nuas air an aon eudann a bu taitniche leam 'fhaicinn a chunnaic mi riamh. Tharruing gach aon diubh mu-n cuairt da, agus shuidh cuid de 'n chloinn aig a chosaibh. Bha ni-eiginn ann an coslas an duine bheannaichte so nach feudadh gun daoine a thàladh ris: bha de mhaitheas agus de chaomhalachd mu-n cuairt da 's gu-m feudadh an neach bu lag-chridhiche, misneach a bhi aige teachd 'n a làthair; agus, anns an àm cheudna, bha de smachd àrd 'n a shùil agus 'n a bhathais, na bheireadh air an spiorad bu dalma meatachadh 'n a fhianuis. "Thàinig sibhse, le'r cead," ars' iadsan, "mar a gheall sibh: cha d' rinn sibh dearmad riamh oirnn ann an là ar teinn. Tha sinn an nochd a' dol a ghabhail a' chuain fo 'r ceann; 's mu'n éirich a' ghrian air na beanntaibh ud thall, bithidh sinne gu bràth as an sealladh. Is culaidh thruais sinn an diugh—là ar dunach!" "Na cluinneam," ars' am ministear, "a' leithid so de chainnt. Bithibh misneachail; cha-n e so an t-àm dhuibh meatachadh; cuiribh 'ur n-earbsa ann an Dia: oir cha-n ann gun fhios dà-san a tha sibh a' dol air an turas so. 'S ann 'n a fhreasdal féin a tha gach ni 'teachd mu-n cuairt: ach 's ann a tha sibhse, a' labhairt mar gu-m biodh sibh a' fàgail rìoghachd an Uile-chumhachdaich, agus a' dol far nach ruig-

3. Ach a chum ar caraid nach maireann fhaicinn ann an suidheachadh ceart, mar neach ionmholta agus ionghràidh, feumar amharc air ann an sealladh eile: oir ged a bhiodh esan 'na làn sgoileir Gàilig, agus fior chàirdeil r'a luchd-dùthcha mar Ghàidheal, gidheadh

---

eadh a chaoimhneas athaireil oirbh. Mo thruaighe! an e so 'ur creidimh?"—"Tha sin fior," thubhairt iad; "ach an fhairge, an cuan mòr, farsuing!"—"An fhairge," fhreagair e; "c'arson a chuireadh sin sibh fo dhìobhail misnich;—nach 'eil Dia ri 'fhaotainn air a' chuan co math 's air tìr-mòr? Fo stiùradh a ghliocais, fo dhìon a chumhachd, nach 'eil sibh cho tèaruint' air a' chuan 's a bha sibh riamh ann an gleann tìorail? Nach 'eil an Dia a chruthaich an cuan a' dol a mach air a thonnaibh uaibhreach? cha-n éirich a h-aon diubh roimhibh gun fhios da: 's e féin a chaisgeas onfhadh na fairge: tha e mach air a' chuan ann an carbad na gaoithe, cho cinnteach 'sa tha e ann an nèamh shuas. 'O! sibhse air bheag creidimh, c'ar son a tha sibh fo eagal?'"

"Tha sinn a' fàgail ar duthcha," fhreagair iad. "Tha gun teagamh," ars' esan; "tha sibh a' fàgail an eilein 's an d' fhuair sibh 'ur togail 's 'ur n-àrach; gu cinnteach tha sibh a' dol air imrich fhada; cha ruigear leas a chleith gu bheil ioma' cruadal a' feitheamh oirbh; ach cha d' thàinig so oirbh gun fhios duibh. A' fàgail 'ur dùthcha, an dubhairt sibh; am bheil ceangal seasmhach aig mac an duine ri aon dùthaich seach dùthaich eile? Cha-n 'eil dùthaich bhunaiteach againn air thalamh; cha-n 'eil sinn air fad ach 'n ar n-eilthirich; cha-n anns an t-saoghal chaochlaideach so a tha e air a cheadachadh dhuinn le Dia an dachaidh sin iarraidh as nach bi imrich."

"Gun amharus," fhreagair iad, "tha sin fior; ach tha sinn a' falbh mar chaoraich bhochda gun bhuachaille, gun a h-aon ris an cuir sinn ar comhairle; 's a' dol fada, fad' air falbh. O! nam biodh sibhse"—"Bithibh 'n ur tosd," deir esan: "na cluinneam a' leithid so de chainnt. Am bheil sibh a' dol ni's faide o Dhia, na bha sibh riamh? nach e'n Dia ceudna 'dh' fhosgail rosgan do shùl an diugh 's a dhùisg thu á suain na h-oidhche, a tha 'g oibreachadh taobh thall an t-saoghail? Cò 'sheas le Abraham 'n uair a dh' fhàg e 'thìr 's a dhaoine? Cò a thaisbein e féin do Iacob, 'n uair a dh' fhàg e tigh 'athar, 's a chaidil e muigh air an raon? Mo nàire! a dhaoine; c'àit am bheil 'ur creidimh? An dubhairt sibh gu-n robh sibh mar chaoraich bhochda gun bhuachaille? Am bheil aon leanabh beag làmh rium an so, nach aithris na briathran sin,

"'S e Dia féin is buachaille dhomh,
Cha bhi mi ann an dìth?"

Nach esan, Ard Bhuachaille a chuid caorach féin, a thubhairt, 'Na biodh eagal ort, a threud bhig, bi fo dheadh mhisnich, oir 's mise do Dhia.' Cha-n 'eil, gu dearbh," deir esan, "tighean-aoraidh far am bheil sibh a' dol; agus is dòcha nach 'eil ministeirean ann: ach cuimhnichibh là an Tighearna. Cruinnichibh fo sgàil na creige, no fo dhubhar nan craobh; agus togaibh le 'chéile laoidhean Shioin, a'

cha bu leòir so gu còir a thoirt dhasan air an àrd-mheas agus air a' chliù a bh' aige ri linn a bheatha, agus a bhi air a chuimhneachadh le éigh a' mhulaid an déigh a bhàis o gach cèarn sam bheil Gàidheil a' tuineachadh. Feumar amharc air uime sin, cha'n e mhàin mar

---

cuimhneachadh nach 'eil làthaireachd Dhé fuaighte ri àite seach àite: gu bheil e ri 'fhaotainn anns gach àite leòsan a dh'iarras e gu tréibhdhireach ann an ainm Chriosd,—air mullach na beinne is àirde, aig bonn a'ghlinne is ìsle, no ann am meadhon a' bhaile-mhòir, no 's an teampull is dreachmhoire a thogadh riamh dha le làmhan. Tha gach aon agaibh comasach air focal Dhé a leughadh ; mur bitheadh, bu trom mo chridhe da rìreadh, 's bu bhrònach an dealachadh. Tha fios agam gu bheil Bìobuill 'n ur cuideachd ; ach gabhaibh uamsa an diugh Bìobuill ùra, air an ùr chlò-bhualadh, ann an tomad beag, soirbh r'an giùlan ; agus cha shuaraiche leibh iad gu bheil 'ur n-ainmean sgrìobhta orra leis an làimh sin a bhaist an earrann a's mò dhibh, a thogadh iomad uair ann an asluchadh as 'ur leth gu nèamh ; agus a thogar fathast ann an deadh dhòchas 'an ainm Chriosd air 'ur son, gus an tig marbhantachd a' bhàis thairis oirre. Agus sibhse, mo leanaba beaga, am badan lurach de'm' chuid uan, a tha nis ga m' fhàgail, thug mi d'ur n-ionnsuidhse cuimhneachan beag air mo mhòrghràdh dhuibh : Dia g'ur beannachadh."

"O !" ars' iadsan, "cia taingeil a tha sinne gu-m faca sinn sibh aon uair eile, agus gu-n cuala sinn fathast 'ur guth." Bha muinntir na luinge gu léir a' tarruing ni bu dlùithe air an àite 's an robh e 'n a sheasamh ; ma b' iad na seòladairean féin, ge nach do thuig cuid diubh a chàinnt, thuig iad gu-m bu ghnothach anama a bha 'dol air 'aghaidh. Bha uiread de dhùrachd, de bhlàthas, 's de chaoimhneas 'n a choslas agus 'na chainnt, 's gu-n do sheas iad gu ciùin, sàmhach; agus chunnaic mi iomad aon diubh a' cleith nan deur a bha 'tuiteam a nuas air na gruaidhean as an d' thug iomad latha garbh o chionn fada an leanabas.

Thug an duine beannaichte a chòmhdach-cinn deth, agus sheas e suas ; thuig gach aon ua bha 'n a bheachd. Thuit cuid diubh air an glùinibh, us dh'amhairc gach aon air an làr, 'n uair a thubhairt e, le guth glan, fallain, "Iarramaid beannachd Dhê ; deanamaid ùrnuigh." O ! bu chruaidh an cridhe nach leaghadh, agus cha chùis-fharmaid an spiorad sin nach gabhadh suim, fhad 's a bha 'n ùrnuigh dhùrachdach theas-chridheach 'g a cur suas leis an duine mhaith so, a bha a nis e féin air 'àrdachadh os cionn an t-saoghail so. Is iomad dùile bhochd lag-chridheach a fhuair misneach : thuit a bhriathra mar dhrŭchd an fheasgair, 'us fhuair na meaaglain laga, fhann, fionnachd agus sòlas. Bu trom acain an cléibh, 'n uair a bha iad air an glùinibh, 's na h-osnaichean a dh'fheuch iad ri chumail fodha ; ach 'n uair a dh' éirich iad, air leam gu-n robh misneach ùr ri 'fhaicinn 'n an sùilibh troimh cheò nan deur goirt a bha iad a nis a' tiormachadh air falbh. Dh'fhosgail e leabhar nan Salm, us thogadh an t-aon naomh cheòl a bu tùirsaiche, 'sa bu deuchainniche air gach dòigh, gidheadh a bu shòlasaiche, a chuala mi riamh.

làn sgoileir agus mar fhior Ghàidheal, ach mar an ceudna mar mhinistear Criosduidh, 'na mheadhon "a thoirt solus dhoibhsan a ta 'n an suidhe ann an sgàil a' bhàis, a threòrachadh an cos air slighe na sìthe." Anns gach gniomh math a rinn esan riamh mata b' e gràdh Chriosd a bha 'ga chomh-éigneachadh, agus b' i glòir Chriosd a bh'aige san amhairc, 's air a shon so leanaidh dol fodha a ghréine-san gu siorruidh dealrach, amhuil a mhaireas eadar-sholus an anamoich an déigh dol fodha na gréine troi'n oidhche ghoirid shamhraidh ann an tìr nam beann. Agus ged nach 'eil e comasach ceartas a thoirt dhasan mar shearmonaiche ann an oidheirp cho beag, gidheadh cha tugamaid ceartas dhuibhse na'n crìochnachamaid ar sgeul gun fhocal no dhà a ràdh uime anns an t-seadh so. Mar shearmonaiche mata bha e cumhachdach 'na dhòigh theagaisg, an dà chuid 'am Beurla 's an Gàilig. 'Na làn mhaighstir air na cànainean, le meomhair làidir, le inntinn bheothail agus bhàrdail, le eòlas nàduir leis an robh e 'tarruing shamhlaidhean o gach cèarn do'n domhan, agus gu sònruichte le cuibhrionn a Mhaighstir, 's le ungadh an Spioraid, bha e mar so comasach air an fhocal a chur an céill le cumhachd agus neart nach b' urrainn gun drùghadh air a luchd-éisdeachd. B' ann uaithe so a bha e 'tachairt gu'n robh cuid d'a luchd-éisdeachd, mar a thubhairt

---

Ràinig an fhuaim thiamhaidh gach long agus gach soitheach sa' chala. Cha robh ràmh a mach nach robh air a phasgadh; cha chluinnte fead no farum; ach an aon t-sàmchair bheannaichte, mar a sheinn iad an dara Salm thar an dà fhichead, aig a cheathramh rann:—

"Tha m' anam air a dhòrtadh mach,
  Trà chuimhnicheam gach ni;
Oir chaidh mi leis a' chuideachd mhòir,
  Dol leò gu teampull Dhé.

Seadh, chaidh mi leò le gàirdeachas,
  'Us moladh fòs le 'chéil':
'S ann leis a' chuideachd sin a bha
  A' coimhead làithe féill'.

O m' anam ! c'uim a leagadh thu
  Le dìobhail misnich sìos ?
'Us c'uim am bheil thu'n taobh stigh dhiom
  Fo thrioblaid 'us fo sgìos ?

Cuir dòchas daingean ann an Dia,
  Oir fathast molam e ;
Air son na furtachd 'us na slàint'
  'Thig dhomh o 'eudan réidh."

sinn cheana, o mheasg uaislean a' bhaile agus o'n àrd-luchd-teagaisg anns a' Cholaisde. Tha iadsan mata a' toirt fianuis gu'n robh a ghibhtean labhairt anns a' Bheurla comharraichte. Ach is ni e a dh' aidicheas gach neach a tha comasach air breth a thoirt sa' chùis gu'm b' ann sa' Ghàilig a bha 'chumhachd ro-chomharraichte—gu'm b' ann innte bha e comasach air éiridh suas mar am fir-eun os cionn gach eun san ealt—gu'm b' ann innte-se a bha e comasach, air an dara làimh, am peacach a dhùsgadh as a mharbh-chadal le eagal stoirm feirg Iehòbhah, a leigeil ris da gu'n robh an fheirg so mar stoirm an tàirneanaich 'san dealanaich chaoil ghobhlaich, a' sgoltadh a shlighe feadh nan speuran, a' bagairt am peacach a mhilleadh; agus gu'm b' ann innte-se, air an làimh eile, a bha e 'na chomas sonas a's maise na diadhachd a nochdadh fo shamhladh gach ni a bha maiseach, àillidh, agus cùbhraidh ann an gàradh an aoibhneis, no fo fhuaim a' chiùil bhinn a' snàmh air oiteig an fheasgair á lùchairt an t-subhachais. Bha buaidh chomharraichte aige-san mar so, agus gu sònruichte sa' Ghàilig, a chum feachdaibh a' chruinne-ché gu léir a thionndadh gu labhairt glòire Iehòbhah. Bha nèamh agus talamh, àird' agus doimhne a' seinn laoidh bhinn do'n Chruithfhear agus a' teagasg gliocais—o'n mheall sholuis ghlòrmhor sin a tha gun sgìos o là gu là a' soillseachadh an t-saoghail so, gu ruig an smùirnein aotrom sin a tha 'snàmh 'na gathaibh finealta.

Ach na smaointichibh a thaobh an dòigh shnasmhor agus thaitneach a bha aige-san gus an fhirinn a chur an céill gu'n robh e dhiubh-san a bheireadh cobhar seachad an àite baine, no duilleach a mhàin an àite toraidh: oir ged a bha 'n t-éideadh rìomhach cha robh so a' folach an nì san robh bladh—ged a bha an ite grinn air an t-saighid, cha robh so ach 'ga stiùradh ni bu dìriche 's ni bu chuimsiche a dh'ionnsuidh a' chuspair —ged a bha an claidheamh lìomhaidh agus loinnreach, bha e mar an ceudna cudthromach gu bualadh agus geur gu sgathadh, "mar chlaidheamh dà fhaobhair, a' ruigheachd eadhon a chum eadar-sgaraidh an anama agus an spioraid, agus nan alt agus nan smear, agus a' toirt breth air smuaintibh agus rùnaibh a' chridhe." B' e Criosd a mhàin, agus esan air a cheusadh suim a'

theagaisg-san—seadh, Criosd air a cheusadh—cha 'n e Criosd mar fhear-teagaisg modhalachd a mhàin, mar a tha mòran 'ga chumail a mach—cha 'n e Criosd mar fhear-stiùraidh agus mar dheadh eisimpleir a mhàin—cha 'n e Criosd a' fulang àmhghair mar eisimpleir d'a luchd-leanmhuinn; ach Criosd a' fulang mar làn dìoladh do cheartas Dé, agus mar ìobairt-réitich air son a shluaigh; agus mar so air a mheas mar làn luach air son gach ni a tha ceartas Dé ag agairt. So an seadh cudthromach anns an robh esan a' cumail a mach obair mhòr an Fhir-shaoraidh, agus anns an aontaicheadh e le Pòl, "ach nar leigeadh Dia gu'n deanainn-sa uaill ach ann an crann-ceusaidh ar Tighearn Iosa Criosd." Agus cha tug esan seachad an fhirinn chudthromach so mar theagasg dorcha air am faodadh daoine amharc le h-ìoghnadh agus gun tuilleadh gnothaich a bhi aca ris, ach mar ni air am feum am peacach greim a dheanamh—mar ni ris am bheil a shlàinte shiorruidh 'an earbsa. Uime sin chuir e 'n céill *creidimh* mar am *meadhon* trìd am faigheadh am peacach buannachd shlàinteil o'n ìobairt mhòir sin. Agus mar dhearbhadh air an creidimh ann an ìobairt Uain Dé, nochd e gu'm feumadh an toradh a bhi air fhaicinn ann an caithe-beatha a' pheacaich; agus mar biodh an toradh so follaiseach an sin gu'n robh an creidimh marbh, amhuil a tha 'n corp marbh as eugmhais an spioraid. Na firinnean so chuir esan an céill le dùrachd agus dìlseachd, le saothair agus gràdh a bha leigeadh ris gu'n robh e féin 'g an tuigsinn, 'g an creidsinn agus 'g am mothachainn—gu'n robh e 'na theachdaire air son Chriosd—a' guidhe as uchd Chriosd, "bithibh réidh ri Dia."

Ach ged a tha sinn mar so, mo chàirdean, a' deanamh comh-chumha air son ar caraid nach maireann, gidheadh cha 'n 'eil sinn a' caoidh mar iad-san aig nach 'eil dòchas. Cha'n 'eil sinn a' caoidh air son òg laoich a bha 'n déigh e féin ull'achadh a chum a' chath, agus mar so a' toirt gealltanais gu'm biodh e comharraichte agus feumail 'na latha; ni mò tha sinn a' caoidh air son neach a ràinig meadhon oibre agus a threubhantais, agus a thug dhuinn mar so earlais air gnìomharan mòra, na'm biodh a shaoghal ni b' fhaide: ach 's ann a tha

sinn a' caoidh air son neach a lion a mach tomhas a làithean—a chaomhnadh ann am fion-lios an Tighearna gus an do leum e a' chrìoch a tha'n Salmadair a' cur roi' bheatha mhic an duine, agus an sin a tha air a' ghairm a stigh, mar sguaib làn abuich, do thigh-tasgaidh a' Mhaighstir. Bhuilicheadh air-san mòran thàlantan agus saoghal fada—rinn e buil mhaith dhiubh, —"choimhlion e a mhinistrealachd," agus ghairmeadh e chum glòire. Tre ghràis Chriosd dh'fhaodadh esan a ràdh, "Chrìochnaich mi mo chath 's mo réis."

'S ann is còir d' ar caoidh, uime sin, a bhi air a tionndadh gu gàirdeachas spioradail, àgus gu laoidh bhuidheachais do Dhia nam fàidhean naomha a bhuilich air 'Eaglais meadhon cho comharraichte, a chaomhain e cho fada, agus a thug fa'near gu'n d' fhàg e 'n a dhéigh dìleab is luachmhoire na òr nan Innsean. Tha'n dìleab luachmhor so againn 'na leabhraichean, 'na shearmoinean, agus 'an eisimpleir a chaithe-beatha. Annta so uile, a tha lionmhor agus luachmhor, faodar a ràdh gu cinnteach, "Air dha bhi marbh, tha e fathasd a' labhairt." O! thugamaid an aire mata ciod a tha e 'g ràdh: oir ged nach 'eil sinn a' cumail a mach gu'm bheil spioradan dhaoin' ionraic air nèamh a' gleidheadh comhluadair riùsan air thalamh, agus ged nach 'eil sinn a' tarruing coimeas saobh-chreidmheach air bith eadar esan agus Criosd, gidheadh faodar a sparradh oirbh gu dùrachdach ann an seadh làidir, "nach téid sibh as ma thionndaidheas sibh uaithe-san a tha 'labhairt o nèamh." Tha a theagasg soilleir agus eug-samhuil, tha 'earailean slàinteil agus drùighteach, agus tha eisimpleir a chaithe-beatha airidh a leantuinn. O! deanamaid feum dhiubh so, uime sin, a chum 's gu'm bi sinn 'n ar luchd-leanmhuinn air-san amhuil mar a bha esan air Criosd. Tha iad so a' labhairt gu làidir ma bheir sibh éisdeachd dhoibh. Agus ciod e'n t-àm is mò a tha iad a' sparradh ar dleasanais oirnn na aig a' cheart àm so, am feadh a tha'n t-earrach le 'ghuth ciùin, tlàth, a' teachd a stigh, agus am feadh a tha am brat geal a bha 'còmhdach na talmhainn gus a nis, agus an eigh leacach a rinn dhuit drochaid thar nan aimhnichean,—am feadh 'sa tha iad so a' ruith sìos chum a' chuain mhòir, 'sa tha gach lus, a's blàth a' gealltuinn, fo chumhachd

teas na gréine, fàilt' a chur oirnn aon uair eile. Nach anns an àm so gu sònruichte, th'air leat, a chluinneas tu guth an fhir-rabhaidh sin a bheireadh focal 'na thràth, ag earaileachadh ort gu dùrachdach thu ghabhail cothroim air grian na fireantachd a chum do chridhe bhi air a leaghadh sìos ann an teas ghràdh do d' Chruithfhear? Nach ann a nis, th'air leat, a chluinneas tu an guth sin a' sparradh ort cho feumail 'sa tha e bhi 'nochdadh ann an earrach do bheatha-sa blàth, a's duilleach, mar chomharra gu'm bheil thu beò; air neo gu'm bi thu air do ghearradh sìos agus air do losgadh mar chrìonaich, le tuadh a' ghàradair a tha 'faotainn an òrduigh, " Gearr sios e, c'arson a tha e 'fàsachadh na talmhainn?" Nach e nis an t-àm,—seadh, an t-aon àm, 'n uair a dh'fhalbh am fuachd 's nach d' thàinig an teas, anns an leig thu ris do dhìchioll anns a' choille-shìucair, le bhi 'tional an toraidh thaitnich sin? Agus am meadhon na h-oibre fheumail so nach 'eil guth sòluimte ag ràdh riut gu bheil àm sònruichte ann air son toradh na beatha thoirt a mach; agus ma leigear an t-àm prìseil so seachad, amhuil mar an obair aimsireil a tha nis mu d' làmhaibh, cha bhi ath-dheanamh air a' chùis. O! seall mu'n cuairt ort, agus thugadh gach gnìomhachas agus àilleachd a chi thu san earrach, a'd' chuimhne an dòigh air an còir dhuitse bhi gnìomhach ann an obair an Tighearna, agus an toradh taitneach is dlighe dhuit a thoirt a mach.

Agus a nis, mo chàirdean gràdhach, tha aon ni sòluimte eile a tha am freasdal so a' cur an céill gu soilleir do gach aon againn, 'se sin gu'm feum sinn dealachadh ris gach caraid is fearr san t-saoghal so. Fàgaidh iad uile sinn. An caraid is dìlse, am brathair is dlùithe, am fear-cuideachaidh is toirbheartaiche, an criosduidh is naomha, am ministear is saothraiche, an diadhair is doimhne, an sgoileir is fòghluimte, an sonas is àirde,—seadh, gach ni is taitniche agus is toilinntinniche anns a' chruinne mhòr so feumaidh iad a bhi air an sgaradh uainn. O! nach 'eil am freasdal comharraichte so 'na rabhadh as ùr dhuinne gu cuimhneachadh air ar crìch dheireannaich. Nach 'eil éigh a' bhàis so a chuala sinn aig deireadh na bliadhna 'chaidh

seachad ag ràdh ri cuid againne a tha 'n taobh a stigh do'n bhliadhna 1863, "Am bliadhna gheibh thu bàs." Nach fhaod so tachairt,—seadh, nach 'eil e cinnteach gu'n tachair e 'thaobh *cuid* againn mu'n tig crìoch air a' bhliadhna so? Mo charaid mi-chùramach dùisg mata agus gabh an rabhadh; oir ged nach fhac thu air an earrach so fhathasd "seilcheag air lic luim," ag ràdh ris gach amadan, "cha téid a' bhliadhna so leam," tha leac-lighe an fhàidh so a chaidh as an t-sealladh a' cur an céill ni's cinntiche agus ni's drùightiche, "am bliadhna gheibh thu bàs." Agus ged nach cluinnear cuathag ghorm an tùchain 'n ar doireachan, le a guth tiamhaidh a' cur an céill do gach amadan fortan no mi-fhortan na bliadhna so, gidheadh tha an guth tiamhaidh so o ghleanntan ar n-aithrichean a' cur an céill le cinnteachd an fhreasdail agus le briathran an fhàidh, "am bliadhna gheibh thu bàs." "O! gu'm biodh iad glic, gu'n tuigeadh iad so, gu'n tugadh iad fa'near an crìoch dheireannach."

Tha ar tèaruinteachd agus ar fior shonas, mo chàirdean, a' comh-sheasamh ann a bhi 'deanamh feum glic do'n fhreasdal so, agus a bhi 'deanamh buil mhath do'n dìleab luachmhor a dh'fhàg "Caraid a' Ghàidheil" againn. Bitheamaid mata 'g ar brosnachadh féin gu bhi eudmhor agus saoithreachail ann an seirbhis an Tighearna. Bitheamaid a' leantuinn ceum nan naomh le rùn suidhichte 's le beò chreidimh; agus an sin, an uair a bhios ar saothair thairis, an uair a thig crìoch air ar làithean, an uair a thriallas sinn trìd ghlinn dorcha sgàil a' bhàis, fo choimhideachd an Ard Bhuachaille, an uair a dh'imicheas sinn troi' stuadhan buaireasach Iordain, fo'n aon tèarmunn agus tèaruinnteachd ri Eliah, agus a thogas sinn an sin ar sùilean gu saoghal nan spiorad, a chum dearcadh air a' mhòr shluagh do-àireamh sin a tha 'cuartachadh na righ-chathrach "as gach uile thréibh, agus theangaidh, agus shluagh, agus chinneach," chi sinn an sin "Caraid a' Ghàidheil," agus le cridhe làn taingealachd dhasan a bha 'na mheadhon a chum ar stiùradh do'n ionad ghlòrmhor sin, togaidh sinn ar guth le aoibhneas do-labhairt anns an fhàilte shiorruidh, "M' athair, m' athair, carbad Israeil agus a mharc-shluagh."

[Bho Shearmoin an Olla Mhathannaich á *Montreal*, a thug e seachad ann an Eaglais Chalum-Cille 'an Glascho, goirid an déigh bàs an Olla Leòdaich.]

---

"A chàirdean, chum mi fada sibh, ach cha'n 'eil teagamh agam nach giùlain sibh leam car ùine bheag a' strìochdadh do fhaireachduinean gràidh agus taingealachd. Bidh mi 'tionndadh 'ur n-aire car tiota gu bàs mo charaid, ministear nach maireann a' cho-thionail so; neach a ghràdhaich gu caomh sibh, agus d'an tug sibhse gràdh agus urram mar 'ur n-athair ann an Criosd. Bhiodh e neo-iomchuidh do rian an ionaid so labhairt mu gach ni ann an cliù caithe-beatha an duine mhòir agus mhaith so, a shaothraich le dealas agus le h-eud gun sgìos a chum 'ur leas spioradail a chur air aghaidh,—neach a rùnaich an Tighearna 'na fhreasdal a ghairm air falbh uaibh. Tha mise tur neochomasach air labhairt ruibh aig an àm so mu chaochladh nithean ann an cliù 's an caithe-beatha an fhir nach maireann a bhiodh a chum riarachadh agus fòghlum dhuibhse; ach cha'n 'eil teagamh nach robh so air a dheanamh leis an urramach an t-Olla Mac-Phàrlain, a shearmonaich dhuibh san ionad so roi' mheadhon-là, agus 'si m' ùrnuigh gu'm fras an Tighearn a nuas orrasan mar an ceudna driùchd a ghràis, a chum mar shìol air a chur ann am deadh thalamh gu'n toir e mach toradh a chum a ghlòire féin. Tha mi far comhair mar neach a tha gu firinneach a' caoidh leibh agus leis an teaghlach bhrònach a tha 'fulang call aoin a bha gu dligheach cho ion-ghràdhach leibh uile, anns an robh seirc agus gnèithealachd a thaisbean e air ioma dòigh ann an coi'-lionadh a dhreuchd mar 'ur n-aodhair. Tha mi air mo ghluasad aig an àm so gu bhi 'cur an céill mo thaingealachd air son gach misneach a thug e dhomh agus comhairle ghlic a thug e orm ann an làithean m' òige, a thaobh m'aidmheil agus mo ghairme—comhairlean agus brosnachaidhean cho blàth agus cho eudmhor ann an aobhar an Tighearna 'sa b' urrainn eadhon esan a thoirt domh. A thuilleadh air na

dh' ainmich mi tha mi mar an ceudna ann 'ur fianuis as leth àireamh mhòr d'ur luchd-dùthcha ann an Canada, gu bhi 'g innseadh an 'àrd mheas air, agus an aideachadh air 'eud 's air a shaothair gun fhannachadh, agus gu bheil iad 'an tomhas mòr fo fhiachaibh dha air son focal Dé bhi air a shearmonachadh dhoibh 'n an cànain aosmhor féin agus a réir nòis an athraichean; agus mar so am mòr mheas air-san a chur an céill le am beannachd fhàgail air 'uaigh, ag éigheach ann am briathran an fhàidh, "M' athair, m' athair, carbad Israeil agus a mharc-shluagh."

Aig na h-àmannan sin 's am faodadh e beagan athais a mhealtuinn bha 'choluadar da-rìreadh taitneach agus buanachdail do gach aon a bhiodh 'na chòir, agus b'e 'thlachd a ghnàth an leas 'san soirbheachadh-san a chur air aghaidh; air chor 's nach robh aon a fhuair riamh eòlas air nach d' altrom mòr urram agus bàigh dha. Choisinn e mòr mheas agus taing gach buill do dh'Eaglais na h-Alba air son mar a bha e 'saoithreachadh a chum an Eaglais sin a dhìon 's a mheudachadh, agus cha 'n ioghnadh idir, anns an t-suidheachadh bhrònach sa' bheil sinn, ged a dh' éigheas sinn ann an cainnt bhristidh-chridhe an fhàidh, "M'athair, m' athair, carbad Israeil agus a mharc-shluagh."

Mo chàirdean, tha nithean eile a tha 'g agairt tuilleadh d'ur comh-fhulangas-sa a thaobh a' chall so na tha na nithean a dh'ainmich mi. Mar a luchd-dùthcha agus mar a cho-thional, a bha cho fad' a' sealbheachadh sochairean a mhinistrealachd san t-soisgeul, tha iad so an dà chuid 'n an aobhar taingealachd agus doilghios—nan aobhar taingealachd air son an ùine fhada a chaomhain Dia a sheirbhiseach 'n 'ur measg a chum aran na beatha bhristeadh dhuibh agus faire thairis air 'ur n' anamaibh—doilgheas mòr mu'n àm a chaidh seachad, gu'n tàinig crìoch air beatha bha cho feumail, agus leatha gu'n do chaill sibh mòran d'ur buannachd spioradail, gidheadh cuimhne thaitneach mu'n charantachd 's mu'n chaidreamh gràidh a shealbhaich sibh 'n a chuideachd-san. Cha mhòr a fhuair am fàbhar a fhuair sibhse; oir b' e rùn suidhichte 'ur ministeir ullachadh a dheanamh air son a luchd-dùthcha araon a thaobh nithean aimsireil agus spioradail, gun

bhi uair air bith a' caomhnadh a shaoithreach mar sheirbhiseach an Dé bheò. Chomh-éignich seann aois agus laige e gu tarruing air ais o cheann tamuill o a dhleasnais fhollaiseach mar mhinistear. Ré tuilleadh is leth-cheud bliadhna shearmonaich e do chomh-thionail mhòra, a bha uile ro mhiaghail uime, a' coilionadh a dhleasnais sgìreachd le dìlseachd agus le dealas a tha ro ainmic r'am faicinn. Ann an tighean nam bochd gheibht' e 'na chomhairliche glic agus 'na charaid caomh. Aig leapaichean nan euslan bha e 'na chomhfhurtair seirceil, truacanta, agus gheibheadh an t-ànrach gun dachaidh, gun chàirdean, còmhnadh agus misneach uaithe. 'N uair a bheireadh e achmhasan do'n bhaoghalta cha dealaicheadh e ris gus an nochdadh e dha gu'n robh sìth agus tròcair ann an Iosa Criosd do cheann-feadhna nam peacach nam b'e 's gu'n strìochdadh 'se e féin da. Aig uaislean cho math ri ìslean bha 'bheatha air a deanamh le furan agus aoibhealachd, agus am feadh a rachadh e gu saor a reusanachadh mu phuingean coitchionn an là cha do leig e riamh air dì-chuimh' inbhe a dhreuchd, ni mò dh'fhuiling e do mhuinntir eile 'dhì-chuimhneachadh na bha dleas do'n Mhaighstir a bha e 'seirbhiseachadh.

Bha eòlas-san air na prionnsapalan air am bheil an eaglais air a stéidheachadh, agus na laghannan leis an còir d'a gnothaichean a bhi air an riaghladh 'g a dheanamh comasach air àite inbheach a lionadh 'na comhairlean, agus bha 'ghliocas, maille r'a bheachdan soilleir, gu tric feumail an uair a bhiodh puingean deacair fa'n comhair. An uair a bha e air a thaghadh mar Cheannsuidhe an Ard-sheanaidh, choilion e 'dhreuchd le cliù dha féin agus le buannachd do'n Eaglais.

Ach ma chomharraich seasmhachd do-lùbadh rian a chaithe-beatha follaiseach, b' ann gu dìomhair an caidreamh a chàirdean 'sa theaghlaich a bu mhò a chunnacas ciataiche agus caomhalachd àraidh, eadhon ann am mionaidean mu dheireadh a' bheatha. Ach buntuinn ri cùisean dìomhair teaghlaich cha'n fhaod sinn, no smal a chur air an àilleachd chiùin agus shìochail; oir mu'n gabhadh iad innseadh gu ceart dh'fheumte am faicinn agus am faireachduinn. Gu ma h-e is roghnaiche leinne gu'n tionndadh iad ris an Uile-chumh-

achdach a mhàin is urrainn le a lathàireachd an neartachadh 'am meadhon an dubhachais 's am bròin, agus le 'ghràs 's le 'gheallanna a dh'ullaicheas iad ann an àmhuinn an àmhghair a chum ath-aonadh beannaichte riùsan a chaidh air thoiseach orra chum beatha shiorruidh tré Iosa Criosd, is urrainn a mhàin an dorchadas a shoillseachadh.

Chaidh ar caraid nach maireann a sìos do'n uaigh, làn do bhliadhnachan agus do dh'urram, a' fàgail toraidhean beatha ghnìomhach agus thoirbheartach 'na dhéigh, a chum aiteas agus subhachas a chur ann an ioma teach. Ni Eaglais na h-Alba caoidh air son gu'n do thuit maighstir mòr ann an Israeil, agus a bhràithrean sa' mhinistrealachd air son gu'n do chaill ìad bràthair a bha cho dìleas, treun, agus a choimhearsnaich (sluagh a' bhaile mhòir so) air son duin'-uasal cathranach, misneachail, a bha 'ghnàth ullamh gu tagradh an còrach. Agus a nis, air do fhear-faire Israeil a bhi maille r'a Dhia, tha ioma cridhe brònach anns a' chomh-thional so a ni caoidh air a shon ann am briathran tùrsach an fhàidhe, "M' athair, m' athair, carbad Israeil agus a mharc-shluagh."

An uair a tha duine naomh agus math, ann am freasdal Dé, air atharrachadh as an t-saoghal so, is ealamh leò-san a fhuair misneach a's buannachd bho a shaothair a bharaileachadh gu bheil an dosgainn do-leasachadh, a saoilsinn mar gu'm b' ann gu'n do thréig an Tighearn an talamh—gu'm bheil an neart 's an dìlseachd a chleachd am fear nach maireann a' dìon 's a' cur an céill an t-soisgeil, gu buileach air falbh leis féin. Ach cuimhnichibh, mo chàirdean, am feadh 's a tha e dleas dhuibh 'ur taingealachd a chur an céill do Dhia air son gu'n do chaomhain e dhuibh 'ur n-aodhair gu seann aois, gur h-urrainn esan a bheannaich sibh roimhe so 'ur beannachadh agus soirbheachadh a thoirt duibh fathast. Agus mar a thuit falluing an fhàidh a nuas air an talamh 'na shamhladh air làthaireachd Dhé do'n Eaglais, mar sin cha'n 'eil sibhse air 'ur fàgail gun ioma dearbhadh air maitheas Dé. Ged a tha am buille so gun teagamh trom, gidheadh bhuin Dia ruibh gu tròcaireach agus gu sèimh. Uigh air n-uigh bha pearsa thlachdmhor agus fhlathail 'ur n-aodhair

air a toirt as 'ur sealladh, agus mar a bha fuaim a ghutha-san a bha cho binn leibh fathasd a' seirm ann 'ur cluasaibh, thàinig guth aoin eile a bha air 'àrach 's air uidheamachadh fo chùram 's fo oideas an fhir nach maireann oirbh 'na àite, a' cur an céill gràdh agus fulangas Iosa Criosd, agus sonas siorruidh tre chreidimh ann an éifeachd fhola-san. Ged a bha sibh mothachail gu'n robh an Tighearna ri 'ur maighstir a thoirt uaibh 'an ùine ghearr, cosmhail ri macaibh nam fàidhean bha e air a cheadachadh dhuibh beachdachadh air a cheumannan athaiseach agus fann a' tèarnadh ghlinn dorcha sgàil a' bhàis—seadh, *sgail*, oir thug Criosd a' bhuaidh o'n bhàs air chor 's nach 'eil ann a nis ach sgàil, agus nach 'eil uamhas air bith ann dhoibhsan aig am bheil an dòchas air nèamh—cha'n 'eil cumhachd air bith aig a' bhàs thairis orrasan a tha 'leantuinn an Ard-shagairt a tha 'giùlan àirc a' chùmhnaint agus cathair na tròcair air a crathadh le fuil na h-ìobairt-réitich gu Iordan a' bhàis.

Nach dorcha gu minic ceumannan an fhreasdail dhuinne nach urrainn sligheannan an Uile-chumhachdaich a lorgachadh. Thig dhuinn a bhi 'n ar tosd, agus aideachadh gur h-e 'n Tighearn is Dia ann. Tha 'cheumannan sa' chuan, 's a shlighean sna h-uisgeachan mòra. Ach tha 'n Tighearn a' rìoghachadh, biodh gàirdeachas air 'an talamh. Tha neulaibh agus dorchadas mu'n cuairt da, gidheadh 's iad fireantachd agus breitheanas àite còmhnuidh a righ-chathrach. Deanadh banntrach agus teaghlach an fhir nach maireann greim air na fianuisibh so mu chumhachd agus mu mhòrachd Iehòbha. Na biodh iad an-earbsach mu 'thròcair 's mu 'mhaitheas, eadhon an uair a tha bròn 'g an cromadh sìos thun an duslaich, agus a tha gach cusbair mu'n cuairt doibh a' cur an céill nach 'eil anns gach ni san t-saoghal so ach diomhanas agus buaireadh spioraid : eadhon 'an sin faiceadh iadsan le sùil a' chreidimh gràdh agus caomhalachd an Fhir-shaoradh anns an obair a chriochnaich e air Calbhari. Gu'n deònaicheadh Dia a ghràs dhoibh a chum 's gu'n cuireadh iad am muinghinn ann féin, 's gu'n strìochdadh iad gu h-umhal da thoil naomha-san, eadhon an uair a tha e 'g an smachdachadh ; agus gu'n deanadh e comasach

iad sealltuinn rompa le làn dòchas ris an oighreachd neo-thruaillidh, neo-shalach, agus nach searg as, siorruidh anns na nèamhan, a dh'ullaich Dia tre Iosa Criosd dhoibhsan uile 'bheir gràdh dha; agus ann an sin, an uair a choinnicheas iad na sgaradh uatha 's a ghràdhaich iad air an talamh so, siabaidh e féin gach deur o'n sùilibh.

Ma dhùisgeas bàs ministear an t-soisgeil bròn agus trioblaid, tha e mar an ceudna 'dùsgadh ioma cuimhneachan taitneach air meud agus air lìonmhoireachd nan sochairean a shealbhaich iad fo a mhinistrealachd. Cha'n ann idir gu fearas-chuideachd, no gu cur seachad ùine a tha'n Tighearn a' cur a mach a sheirbhiseach le briathran na réite, ach a chum anamannan a thèarnadh o'n bhàs, agus a chum an tàladh le 'ghràdh gu naomhachd beatha: agus mo thruaighe! iadsan a dh'éisdeas am focal le neo-chùram. D'ur n-ionnsuidhse, mo chàirdean, bha teachdaireachd na réite air a cur. Cia minic a dh'éisd sibh le tlachd ri 'ur n-aodhair ionmhuinn a' guidhe oirbh as uchd Chriosd a bhi réidh ri Dia? Nach bu tric a chuir e 'n céill duibh le tlus agus caomhalachd gu'n tàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal gu 'ur tèarnadh? Nach bu drùighteach 's nach bu dùrachdach a chuir e iompaidh oirbh cur an aghaidh anamianan na feòla, cuilbheairtean Shàtain, agus ceilg a's mealltaireachd 'ur cridheachan féin, a chum gu'n cuireadh e gun smal agus neo-lochdach 'an làthair 'Athar sibh? Bu tric, le cridhe 'cur thairis le gràdh a's truacantachd, a chuir e'n céill duibh mu Chriosd agus mu shaibhreas a ghràis? Mar so air dha bhi marbh tha e fathast a' labhairt. Da-rìreadh, mo chàirdean, 's iad na cuimhneachain is fearr 's is buan-mhaireannaiche is urrainn duibh a chumail air-san gu'n nochdadh sibh le caithe-beatha cubhaidh do'n ni tha sibh ag aideachadh gu'm bheil sibh 'n 'ur luchd-leanmhuinn air-san amhuil a bha esan air Criosd."

A. Sinclair, Gaelic Printer, 62 Argyle Street, Glasgow.

